# ATHGHEARRADH

# TEAGAISG CHRIOSTA,

Air a Cheartachadh

LE

IAIN CAMSHRON,

EASBUIG ANTIGONISH.



HALIFACS.
CUIDEACHD CLOBHUALAIDH, STRAID HOLLIS 161.
1886.

# ATHGHEARRADH

# EAGAISG CHRIOSTA,

Air a Cheartachadh

LE

## AIN CAMSHRON,

## EASBUIG ANTIGONISH.



HALIFAX, N. S.

HALIFAX PRINTING COMPANY, 161 HOLLIS STREET.

1886.

# ATHGHEARRADH

# TEAGAISG CHRIOSTA.

## CAIBIDEAL I.

*Ceisd* 1. Co chruthaich thu?

*Freagairt.* Chruthaich Dia mi.

2. C'arson a chruthaich Dia thu?

Chruthaich Dia mi go eolas fhaighinn air, gaol a thoirt dha, agus a sheirbheiseachadh sa bheatha so, 's a bhi sona maille ris 'sa' bheatha shiorruidh.

3. Co e Dia?

Se Dia an Ti´a 's airde, Cruthadair, Cul-taic, agus Riaghladair a h-uile ni faicinneach is neo-fhaicinneach.

4. Co miad Dia th 'ann?

Cha n'eil ann ach an aon Dia beo, fior.

5. Colion pears' a th' ann an Dia?

Tha tri pearsannan ann an Dia: Dia an t-Athair, Dia am Mac, agus Dia an Spiorad Naomh; ach bho nach 'eil ac ach an aon susbun agus nadar diadhaidh, cha n' eil unnda ach an aon Dia.

6. Ciod e an Trionaid Naomh?

Se 'n Trionaid Naomh, aon Dia ann an tri pearsannan.

7. Cait a' bheil Dia ?
Tha Dia anns a h-uile aite, ach gu h-araid 'am flathanas, a righeachd ghlormhor fhein.
8. Ma tha Dia anns gach aite, c'arson nach 'eil sinn ga fhaicinn ?
Gad tha Dia anns gach aite, cha n'urrainn sinne fhaicinn, a chionn gur spiorad fior e nach gabh faicinn le suilean corporra.
9. Ceamar, agus c'arson, a chruthaich Dia an saoghal ?
Chruthaich Dia an saoghal as a neoni le fhacal amhain; gus uile-chumhachd is uile-ghliocas a chur am follais, agus airson mor-mhath a chinne-daonna.
10. Co iad na creutairean a's urramaich' a chruthaich Dia ?
Siad na h-ainglean agus clann-daoine na creutairean a's urramaich' a chruthaich Dia
11. Co iad na h-ainglean ?
Siad na h-ainglean spioraid fior-ghlan, a chaidh a chruthachadh go aoradh a thoirt do Dhia, 's go shealbhachadh 'am flathanas.
12. An deachaidh ainglean sam bith a thilgeadh a mach a flathanas ?
Chaidh cuid de na h-ainglean a thilgeadh a mach a flathanas chionn gu'n a *d-eirich iad le 'n uabhar an aghaidh Dhe* (Luc, x. 18 ; 2 Peadar, ii 4 ; Juda, i. 6 ; Taisb xii. 7.).
13. Cait am bheil na droch-ainglean ?
Tha na droch ainglean 'an iutharna.
14. Cait am bheil na h-ainglean matha ?
Tha na h-ainglean math 'am flathanas.
15. Am bheil na h ainglean math' a deanamh cuideachaidh leinn ?
Tha na h-ainglean math' a deanamh cuideachaidh leinn

le 'n iomad frithaladh, agus tha aingeal-coimheadeachd a cumail faire air gach aon de chlann-daoine. (Matu iv. 6; xviii. 10; H-Eabhr. i. 14.)

16. Ciod e 'n duine?

Se 'n duine creutair le colunn, agus le anam reusanta, air a chruthachadh ri iomhaidh Dhe.

17. Co dhiu tha coltach ri Dia, an t-anam, no a cholunn?

Se 'n t anam a tha coltach ri Dia; oir se 'n t-anam spiorad aig am bheil tuigse, meadhair, agus toil, mar tha aig Dia fhein.

18. Co iad ciad pharantan chloinn-daoine?

Siad Adha agus Eubh, ciad pharantan chloinn-daoine.

19. Cait na chuir Dia iad an toiseach?

Chuir Dia Adha agus Eubh an toiseach ann am Parras, garradh solasach Eudein.

20. Na pheacaich iad 'an sin?

Pheacaich Adha agus Eubh am Parras.

21. De an t-olc a rinn iad?

Dh'ich Adha agus Eubh de 'n mheas a bha air a bhacadh dhaibh. (Gin. iii. 3.)

22. Co a bhac am meas daibh?

Bhac Dia dhaibh meas na craoibh' a bha 'am miodhon Pharrais.

23. Co a mheall ar ciad pharantan gus am meas iche?

Mheall an diabhol, fo riochd narach, ar ciad pharantan go ich' a mheas, chionn gun robh farmad aige ri 'n staid shona. (Gin. iii.)

24. Co ris a theirear an diabhol?

Theirear an diabhol ri aon de na droch spioraid a thilg Dia mach a flathanas.

25. De a thachair dh'ar ciad pharantan, airson am peacaidh?

Chionn gun a pheacaich ar ciad pharantan, chaill iad grasan is cairdeas De, chaidh an sgiursadh a mach a Parras is binn a bhais a thoirt nan aghaidh, 's an aghaidh an sliochd gu brach.

26. An deach' a bhinn sin a thoirt 'nar n-aghaidh-ne?

Chaidh a bhinn chiadna a thoirt 'nar n-aghaidh-ne; phairtich sinn uile 'am peacadh' s'am peanas ar ciad pharantan, mar a phairtichemaid uile na' neo-chiontachd 's 'nan sonas, nam biodh iad air fuireach dileas do Dhia. (Rom. v. 12.)

27. De am mathas araid a bh'aig Dia a' feitheamh air ar ciad pharantan?

Bha sonas saoghalta agus siorruidh aig Dia a' feitheamh air ar ciad pharantan, nam biodh iad air fuireach dileas dha.

28. C'ainm a their thu ri peacadh air ciad pharantan?

Their mi peaca'-gine ri peacadh ar ciad pharantan,peacadh san d'rugadh sinn nar *cloinn feirge* (Eph. ii 3.)

29. C'arson a theirear peaca'-gine ris?

Theirear peaca'-gine ri peacadh ar ciad pharantan, chionn gun d'fhuair sinn 'nar gineamhuinn e nuas bho 'r ciad pharantan, gun d'thainig sinn a dh'ionnsuidh an t-saoghail air ar truailleadh leis, agus gur h-e toiseach agus ceann-aobhair gach uilc is truaighe a thainig oirnn.

30. De an tuilleadh coire a rinn am peaca'-gin oirnn.

Thruaill am peaca'-gine ar nadar uile, dhorchaich e ar tuigse, lagaich e ar toil, agus chlaon e air fad go olc sinn.

31. Co thainig ionnsuidh an t-saoghail gus ar saoradh bho 'n pheaca'-ghin 's bho gach peacadh eile?

Thainig Iosa Criost ionnsuidh an t-saoghail gus ar saoradh bho gach peacadh,

## CAIB. II.

1. Co e Iosa Criost ?

Se Iosa Criost aona Mhac Dhe, a rinneadh na dhuine go sinne a shaoradh sa shabhaladh bho'r peacannan.

2. De am Pearsa Diadhaidh a shaor sinn ?

Se 'n darna Pearsa Diadhaidh a shaor sinn.

3. Bho na rinneadh Mac Dhe na dhuine, colion nadar tha aige ?

Tha da nadar 'an Criosta, nadar diahhaidh, agus nadar daonna ; agus mar sin araon, 's fior Dhia e, agus 's fior dhuin' e.

4. Co miad Pearsa th' ann an Criost ?

Cha n'eil ach aon Phears' ann an Criost, an darna Pearsa d'an Trionaid Bheannaichte.

5. Co i Mathair Chriost ?

Si 'n Oigh Moire, Mathair Chriost; oir ghineadh e leis an Spiorad Naomh is rugadh e le Moir Oigh.

6. Cait an d' rugadh Criost ?

Rugadh Criost 'am baile Bhethlehem air la Nollaig.

7. Ceamar a shaor Criosta sinn ?

Shaor Criosta sinn le phais fhein.

8. De a dh'fhuilig Criost ?

Dh' fhuilig Criost fallus fala a chur dheth, a sgiursadh ceangailte ri post, a chrunadh le crun dreighinn, agus giulan na croise air na cheusadh e air cnoc Chalbhari eadar da mheirleach.

9. Cait an deach anam ar Slanair an deigh a bhais ?

An deigh bais ar Slanair, chaidh anam do dh' ifrionn nan aithriche naomha, far an robh anmannan nan daoine beannaichte, a fhuair bas mun d'thainig Criost air talamh, a'feitheamh ri-thighinn-san.

10. An d'eirich Criosta bho na mairbh ?

Thill anam Chriosta go choluinn an treas la 'n deigh a bhais, 's dh'eirich e le chumhachd fhein bho na mairbh air Didomhnuich-Caisg.

11. C'uin, agus c'arson, a chaidh Criosta suas air neomh?

Da fhichead latha bho aiseirigh Chriost, chaidh e suas air neomh, far am bheil e co-ionan ris an Athair, go seilbh a ghabhail ann an righeachd fhlathanais dha fhein agus dhuinne, gus ar cridheachan a thogail suas na dheigh, 's gus ar cuis a sheasamh an lathair Athar.

12. De dh'fheumas sinn a dheanamh go bhi sabhailte ?

Go bhi sabhailte, feumaidh sinn gach firinn a thaisbean Dia a chreidsinn gu ceart, agus ar caithe-beatha a chuma ri 'r creideamh.

13. Ceamar a bhios sinn cinnteach de thaisbean Dia ?

Bi 'dh sinn cinnteach de thaisbean Dia, le teisteanas Eaglais Chriosta ; bho na *si steidh agus carragh na firinne.* (1 Tim. iii. 15.)

14. Co chuir Criosta go craobh-sgaoileadh na h-Eaglais feadh an t-saoghail ?

Chuir Criost ostail go Eaglais fhein a chraobh-sgaoileadh feadh an t-saoghail gu leir.

15. Ceamar a steidhich Criost Eaglais ?

Steidhich Criost Eaglais fhein mar so : Shuidhich e Naomh Peadar agus na h-ostail eile mar luchd-ionaid-san, agus thug e dhaibh cumhachd coltach ri chumhachd fhein, los gum biodh an cinne-daonna gu leir sabhailte le 'm frithaladh. (Eoin, xx. 21.)

16. De na driachdan a thug Criost do na h-ostail 'nuair a thug e a chumhachd so dhaibh ?

Thug Criost do na h-ostail, *driachd theagasgairean,* go fhirinneans' a shearmonachadh 'sa dhion ; *driachd shagart,*

gus a shacramaidean a riarachadh ; agus *driachd bhuach-aillean*, gus na creidmhich a stiuradh 'sa riaghladh, (Matu. xviii. 18 ; xxviii. 18-20.)

17. De-an driachd sonraichte a thug Criost do Pheadar?

Thug Criost do Pheadar na aonar, *driachd ceannaird* thairis air an Eaglais gu leir (Matu, xvi. 18, 19, Luc. xxii, 31, 32, xxii. 15-17.)

18. Nach e Criosta fhein ceannard na ha-Eaglaise?

Se Criosta fhein ceannard neofhaicinneach na h-Eaglaise; ach se Peadar a ceannard faicinneach.

19. C'arson a steidhich Criosta ceannard faicinneach thairis air an Eaglais?

Steidhich Criosta ceannard a chithear, thairis air Eaglais fhein, a chionn gur comunn faicinneach i, aig am bu choir ceannard faicinneach air an aobhar sin a bhi.

20. Ceamar a dhearbhas tu gur comunn faicinneach Eaglais Chriost air talamh?

Tha e dearbhte gum bheil Eaglais Chriost air talamh na comunn faicinneach, chionn gum bheil i air a deanamh suas le daoine faicinneach, 's air a co-thionaladh, air a gleidheadh 's air a riaghladh ann an doigh fhaicinneach. (Matu, xvi, xviii; Gniomhan. I...; xv, xviii, xxviii; 1 Tim. iii.)

22. Co e ceannard faicinneach na h-Eaglaise?

Se 'm Pap, ceannard faicinneach na h-Eaglaise ; oir se esan fear-ionaid an Ostail Pheadair, ciad Easbuig na Roimhe.

23. Co iad luchd-ionaid nan ostal eile?

'Siad Easbuigean na h-Eaglaise Caitlicich, a tha 'n co-chomunn ris a Phap mar cheannard, sa riaghladh an cuid sgireachdan fhein, luchd-ionaid nan ostal eile.

24. An urrainn an Eaglaise dol 'am mearachd?

Cha 'n urrainn an Eaglais dol 'am mearachd na teagasg, a

chionn gum bheil Criost ag radh nach faigh geatachan iutharna buaidh orra, gum bi an Spiorad Naomh gu brach a teagasg a h-uile firinn dhi, 's gum bi e fhein maille rithe go deireadh an t-saoghail. (Matu, xvi. 18, 19 ; xxviii. 20 ; Eoin, xiv. 15.)

25. Nach 'eil gach aon mar sin, a their gun deachaidh an Eaglais am mearachd, a toirt na breige do Chriosta?

Gun teagamh, tha gach aon, a their gun deachaidh an Eaglais 'am mearachd, a toirt na breige do Chriost, agus cionntach ann an diabheum, peacadh a's mua 's a's mise a th'ann.

26. De tha thu ciallachadh le diabheum?

Se diabheum, facal no mionnan tha toirt masladh do Dhia no do na naoimh.

27. Am bheil am Pap neo-mhearachdach na theagasg ?

Nuair tha 'm Pap a labhairt, mar fhear-ionaid Pheadair, mar bhuachaille, 's mar theagasgair na criostachd uile, agus a soilleireachadh ni air bith, a thaobh creidimh no deagh bheusan, 's ga chur mar fhiachaibh air an Eaglais, cha leig an Spiorad Naomh leis dol a' mearachd ; oir chuir Criost e mar steidh 's mar riaghladair air Eaglais fhein, agus ghuidh e air a shon, los nach failnicheadh a chreideamh. (Matu, xvi, 18 ; Eoin xxi. 16, 17 ; Luc, xxii, 32.)

28. Am feum sinn a bhi umhailte anns gach ni a chuireas an Eaglais mar fhiachaibh oirnn.

Feumaidh sinn daonnan a bhi umhailte anns gach ni a chuireas an Eaglais mar fhiachaibh oirnn a chreidsinn no dheanamh ; oir "ge b'e nach eisd ris an Eaglais, seall air mar phaganach 's mar chis-mhaor." (Matu, xviii. 17.)

29. Ciod e am Biobull?

Se 'm Biobull leabhar Dhe.

30. C'arson a their thu leabhar Dhe ris?

Their mi leabhar Dhe ris a Bhiobull, chionn gun a ghluais, gun a sheol, 's gun a dheachd an Spiorad Naomh, daoine sonruichte gus gach cuid dheth a sgriobhadh gun mhearrachd, agus mar sin gur h-esan fior ughdair an leabhair gu leir.

31. An deach a h-uile firinn a thaisbean Dia a sgriobhadh san leabhar so ?

A bharrachd air na chaidh a scriobhadh sa' Bhiobull, tha roinn eile de dh'fhacal De ri fhaighinn ann am beul-aithrisean nan ostal. (1 Cor. xi 2; 2 Thess. ii. 14; 2 Tim. 1. 13; ii.,1,2.)

32. Ciod e beul-aithrisean nan Ostal ?

Se beul-aithrisean nan Ostal, firinnean a thaobh creidimh is deagh bheusan, a fhuair na h-ostail bho Chriost no bho'n Spiorad Naomh, 's a chaidh a chumail suas, fo dhion neo-mhearachdach na h-Eaglaise, bho linn go linn gus an latha an diugh.

33. Am bheil an Eaglais fos cionn facal De ?

Cha 'n 'eil ; is ann tha 'n Eaglais fo fhacal De, chionn gur h-e facal De a tha ga stiuradh na creideamh 's na gniomhan ; ach thug an Spiorad Naomh dhi cumhachd agus coir air facal De a mhineachadh, fholluiseachadh, is eadardheallachadh bho gach facal eile ; agus mar sin tha i fos cionn tuigse fhaillinneiche gach duine.

34. An deachaidh moran fhirinnean a thaisbeanadh gun an sgriobhadh ann an leabhar Dhe ?

Chaidh moran fhirinnean a thaisbeanadh gun an sgriobhadh 'an leabhar Dhe, mar tha deachdadh agus aireamh nan Sgriobturan, baisteadh leanaban, naomhachadh an domhnaich 'an aite disathurna, ceartas mhionnan reusonta, cead fuil is nithean tachdte iche, agus mar sin.

35. Nach 'eil na firinnean so anns a' Bhiobull ?

Cha n'eil ; 's ann tha cuid dhiu a' sealltuinn mar gum biodh

iad an aghaidh an fhacail sgriobhte. (Exod. xx. 10–11. Matu, xxiv. 20 ; v. 33-37 ; Gniomh, xv. 28, 29.)

36. An urrainn sinn gach firinn a thaisbean Dia a lan-thuigsinn ?

Cha n'urrainn sinn moran de na firrinnean a thaisbean Dia a lan-thuigsinn, mar tha'n Trionaid agus Feol-ghabhail Chriosta ; oir cha ghabh tuigse chruthaichte ni a tha neo-chriochnaichte a stigh innte fhein.

37. C'ainm a theirear ris na firinnean taisbeinte a tha fos cionn ar tuigse ?

Theirear mistirean, ris na firinnean taisbeinte a tha fos cionn ar tuigse, firinnean ged tha, nach 'eil, 's nach urrainn a bhi, an aghaidh tuigse nadurra, chionn gur Dia aon ughdair na tuigse 's na h-uile firinne.

## CAIB III.

1. Am foghainn e dhuinn creidsinn gu daingeann anns gach ni a thaisbean Criosta ?

Go sinn fhein a shabhaladh, cha n-fhoghainn e dhuinn creidsinn anns gach ni a thaisbean Dia ; feumaidh sinn mar an ciadna ar beatha a chaitheamh gu diadhaidh ; oir "tha creideamh gun oibrichean, marbh ann fhein," agus "tha na deomhain a creidsinn agus a crith." (Seumas, ii. 17, 19.)

2. Go caithe-beatha dhiadhaidh a leanailt, agus sabhaladh siorruidh a chosnadh, de th 'againn ri dheanamh ?

Go caithe-beatha dhiadhaidh a leanailt, agus sabhaladh siorruidh a chosnadh, tha againn ri faintean De 's na h-Eaglais a chumail.

3. Co iad faintean De a dh-fheumas sinn uile a chumail ?

Feumaidh gach aon na deich faintean sin a chumail, a

thug Dia fhein seachad do Mhaois anns an t-Seann Tiomnadh, 'sa dh' uraich Criost san Tiomnadh-Nuadh.

4. Abair a chiad fhainte.

'S mise an Tighearna do Dhia; na biodh diathan eile agad nam fhianuis; na dean dhut fhein dealbh no coltas aon ni tha shuas air neomh, no bhos air talamh, no 's na h-uisgeachan fo 'n talamh, na d'thoir aoradh 's na dean seirbheis dhaibh.

5. De tha 'n fhainte so 'g iarraidh?

Tha chiad fhainte 'g iarraidh oirnn, aoradh a thoirt do 'n aon Dia beo, fior, mar ar cruthadair, ar Slanair, 's ar seilbh shiorruidh.

6. Am bheil an fhainte so a bacail dhealbhannan?

Cha n' eil a chiad fhainte a bacail dhealbhannan; se tha i bacail, diathan a dheanamh dhiu.

7. De tuilleadh a tha 'n fhainte so a bacail?

Tha chiad fhaint a bacail eiriceachd, iodhol-aoradh, buidseachd, orachan, toirt brigh a bruadaran, eolasan, dol go luchd-fiosachd is innse-fortain, 'sa h-uile comunn ris an aibhistear.

8. Gabh an darna fainte.

Na d'thoir ainm an Tighearna do Dhia an diamhanas.

9. De tha 'n fhainte so a bacail?

Tha 'n darna faint' a bacail a h-uile seorsa de mhionnan eithich, obainne, no mi-riatannach; gach diabheum, speuradh, molluchdan, guidheachan, bristeadh bhoidean laghail, is cumail bhoidean mi-laghail.

10. De tha 'n fhainte so 'g-iarraidh?

Tha 'n darna fainte 'g-iarraidh oirnn, labhairt le modh 's le athadh mu Dhia, 's mu na h-uile ni naomh.

11. Gabh an treas fainte.

Cuimhnich latha na Sabaid a chumail naomh; ann an sia

latha ni thu d'obair 's d'uile ghniomh, ach air an t seachdamh la, tha Sabaid an Tighearna do Dhia ann; na dean obair sam bith air an latha sin, thu fhein, no do mhac no do nighean, do sheirbheiseach no do shearbhanta, do dhamh no d'asal, no'n coigreach a bhios an taobh a stigh dhe d'gheatan.

12. De tha 'n fhainte so 'g iarraidh?

Tha 'n treas faint' ag iarraidh oirnn didomhnuich 's laithean feille a chur seachad 'an urnuigh 's 'an dleasnas creidimh, an Aifrionn eisdeachd, agus deadh ghuilain a bhi againn oirnn thein.

13. De tha'n fhainte so a bacail?

Tha 'n treas faint' a bacail dhuinn bristeadh an domhnaich le obair shaoghalta, mhi-riatanach, leis an Aifrionn a dhearmad, le raoitearachd, misg, agus leis gach ni eile tha 'n aghaidh ar seirbheis do Dhia 's ar n'onair do 'n latha naomh.

14. Gabh an ceathramh fainte.

Thoir onair dha d'athair is dha d' mhathair.

15. De tha 'n fhainte so 'g-iarraidh?

Tha 'n ceathramh faint' a g-iarraidh gaol, onair, agus umhlachd a thoirt dh'ar parantan, is dhaibhsan uile aig am bheil uachdranachd oirnn, anns a h-uile ni nach 'eil peacach.

16. De tuilleadh tha 'n fhainte so 'g iarraidh?

Tha 'n ceathramh faint' ag iarraidh air parantan, an cloinn a thogail an gaol 's an eagal De, an teagasg gu curamach a thaobh gach dleasnais criostail, faire a chumail orra, an cronachadh 'n uair theid iad iomrall, agus samhla math a thoirt dhaibh le caithe beatha dhiadhaidh.

17. De tha 'n fhainte so a bacail?

Tha 'n ceathramh faint' a bacail dhuinn a bhi tarail, diorrasach, coimheach, no neo-striochdte dh'ar parantan, is dhaibhsan uile a tha fos ar cionn.

18. Gabh an coigeamh fainte.
Na dean marbhadh.
19. De tha 'n coigeamh faint' a bacail ?
Tha 'n coigeamh faint' a bacail murt, tuasaid, fearg, diubhaltas, comhstri, is droch shamla.
20. Gabh an siathamh fainte.
Na dean adhaltras.
21. De tha 'n fhainte so a bacail ?
Tha 'n siathamh faint' a bacail adhaltras is diolanas, pogan is laimhseachadh mi-gheamnaidh, sealltuinn mi bheusach, oranan is cainnt dhrabast, 's a h-uile seorsa peacaidh neo-ghlan.
22. Gabh an seacamh fainte.
Na dean goid.
23. De tha 'n fhainte so a bacail ?
Tha 'n seacamh faint' a bacail, ni air bith a thoirt bho 'n atharrach le braid no mealltaireachd 'an reic no'n ceannach, is ni air bith a bhuineas dha a chumail bhuaithe.
24. De tha 'n fhainte so 'g iarraidh ?
Tha 'n seacamh faint' ag iarraidh, a chuid fhein a thoirt do na h-uile duine, gach ni a fhuair sinn le eucoir, a thoirt air ais gun dail, 's ar fiachan a phaidheadh.
25. Gabh an t-ochdamh fainte.
Na tog fianuis bhreige an aghaidh do choimhearsnaich.
26. De tha' 'n fhainte so a bacail ?
Tha 'n t-ochdamh faint' a' bacail fianuis bhreige, breith obann, briagan, agus culchainnt.
27. De tha 'n fhainte so 'g-iarraidh ?
Tha'n t-ochdamh faint' a g-iarraidh fianuis fhirinneach a' thogail, sa chliu fhein a thoirt air ais do na h-uile duine bho 'n d'thug sinn e.
28. Gabh an naoitheamh fainte,

Na sanntaich dhut fhein bean do choimhearsnaich.

29. De tha 'n fhainte so a bacail ?

Tha 'n naoitheamh faint' a bacail a h-uile sannt, iarratas, agus smaoineachadh mi-gheamnaidh a dh'fhaodas a bhi againn le 'r deoin, agus a bhi gabhail tlachd unnda.

30. Gabh an deicheamh fainte.

Na sanntaich dhut fhein cuid do choimhearsnaich.

31. De tha 'n fhainte so a bacail ?

Tha 'n deicheamh faint' a bacail gach sannt agus iarratas eucorach air cuid no air buannachd an atharraich.

32. Ciod e suim nan deich faintean ?

Se gaol De, suim nan faintean, oir ma bheir sinn fior ghaol do Dhia, bheir sinn gaol dha thoil 's dha fhaintean anns gach cuis ; uime sin tha Criost ag radh ; " Bheir thu gaol do 'n Tighearna do Dhia le d'uile chridhe,le d'uile inntinn,agus le d'uile neart, is dha d' choimhearsnach mar dhut fhein ; dean so agus bithidh tu sabhailte." (Luc, x, 27, 28.)

33. Am bheil e mar fhiachaibh oirnn faintean na h-Eaglais a chumail ?

Tha e mar fhiachaibh oirnn faintean na h-Eaglais a chumail, oir thuirt Criost ris na h-ostail, 's ri luchd-ionaid nan ostal : " Esan a dh'eisdeas ribhse, tha e 'g eisdeachd riumsa, agus esan a chuireas suarach sibhse, tha e gam chur sa suarach." (Luc, x. 16.)

34. Colion faint' Eaglais a th'ann ?

Tha sia faintean Eaglais ann : 1. Eisd an Aifrionn a h-uile domhnach is latha feille. 2. Traisg an Carghus, na ceithir amannan,is laithean ro fheilltean araid agus h-uile dihaoine is disathurna fuirich bho fheoil. 3. Dean faosid aon uair sa' bhliadhna 'n car a's lugha. 4. Gabh Corp Chriost aon uair sa' bhliadhna, 's gu sonruichte 'an am na Caisg. 5. Paidh an dlighe dha d'phearsachan-Eaglais. 6. Na pos

an taobh a stigh de'n cheathramh cheum cairdis, 's na pos le bainis bho thoiseach na h-Aidbhein go da la dhiag an deigh Nollaig, no bho thoiseach a Charghuis go didomhnuich Mion-Chaisg.

35. Nach 'eileas an iomad aite ag-iche feola air disathurna ?

Thathas am bichiontas ag iche feola air disathurna, far an d' fhuairadh bho 'n Phap cead a h-iche air an latha sin.

## CAIB. IV.

1. De tha riatanach go faintean De 's na h-Eaglais a chumail ?

The Grasan De riatanach dhuinn go faintean De 's na h-Eaglais a chumail.

2. Co ris a their thu gras De ?

Se gras De, saor-thobhartas caoimhneil thar naduir, a tha Dia a buileachadh, bho thoillteanas Chriost, air creutairean reusanta dh'ionnsuidh na beatha shiorruidh.

3. Colion seorsa ghrasan a' th' ann ?

Tha da sheorsa ghrasan ann: grasan cuideachaidh, agus grasan naomhachaidh.

4. Ciod e gras cuideachaidh ?

Se gras cuideachaidh, gras diomain a tha, le soilleireachadh ar tuigse, 's le neartachadh ar toil, 'g-ar gluasad, 'g-ar n-uidheamachadh, agus 'g-ar n-aomadh, gus an t-olc a sheachnadh 's a math a dheanamh.

5. Am bheil gras cuideachaidh riatanach ?

Tha gras cuideachaidh cho riatanach 's nach urrainn sinn, as aonais, ni air bith a thoiseachadh, a leanailt, no chriochnachadh a thaobh na beatha shiorruidh. (Eoin xv. 5; Phil. ii. 13.)

6. Ciod e gras naomhachaidh ?

Se gras naomhachaidh, gras tha gabhail buan-chomhnuidh san anam, is leis am bheileas a fior-naomhachadh an duine, ga dheanamh ceart, taitneach le Dia, na uchd-mhac dha, na oighre air flathanas, agus comasach, air gniomhan a chleachadh a tha toilltinn fhlathanais.

7. Ceamar a ruigeas sinn air grasan De ?

Ruigidh sinn air grasan De le urnuigh 's le Sacramaidean Chriost.

8. Ciod e urnuigh ?

Se urnuigh, ar n' inntinn a thogail suas ri Dia, go aoradh a thoirt dha, go ainm naomh a bheannachadh, go mhathas a mholadh, go taing a thoirt dha airson a chairdis rinn, agus go achanaich air e thoirt dhuinn gach ni tha riatanach no feumail dhuinn.

9. De na h urnuighean bu choir a bhi aig a h-uile Criosdaidh ?

Urnuigh an Tighearna, no Phaidir, am Beannachadh Moire, a Chreud, an t' Aideachadh, agus Gniomhan Aoraidh, Aithreachais, Credimh, Dochais, Graidh, agus Buidheachais.

10. Abair a Phaidir.

Ar n-Athair, a tha air neomh ; 1. gum bu naomh a bhios t'ainm ; 2. gun tigeadh do righeachd; 3. gun deanar do thoil air talamh mar a thathas ga deanamh air neomh. 4. Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail; 5. agus math dhuinn ar fiachan, mar a mhathas sinne do luchd-ar-fiach. 6. 'S na leig ann am buaireadh sinn, 7. ach saor sinn bho 'n olc. Amen. (Matu. vi. 9-13.)

11. De th'agad ri radh mu dheidhinn na Paidir ?

Si Phaidir an urnuigh as fhearr a tha 'ann, agus se Criosta fhein a rinn i, 'sa dh' aithn oirnne a bhi 'ga gabhail,

12. De tha Phaidir a teagasg dhuinn ?

Tha Phaidir a teagasg dhuinn gur Dia uile-chumhachdach ar n-Athair ; gur sinne agus clann-daoine gu leir a theaghlach ; gum bheil gaol athar aig oirnn, gur coir dhuinne gaol cloinne a thoirt dhasan 's dha cheile, urnuigh a dheanamh ris le lan earbsa as a throcair, agus cuimhneachadh gur coigrich sinn air talamh fada bho 'r dachaidh, "*neomh.*"

13. De tha sinn ag iarraidh anns a Phaidir ?

Tha sinn ag iarraidh anns a Phaidir, 1. gun d'thugadh Dia grasan dhuinn go modh, onair, is urram a thoirt dha ainm le 'r caithe beatha ; 2. Gun riaghladh e le ghrasan 's le ghradh ar cridheachan gus ar n-uidheamachadh am feith-'eamh air righeachd fhlathanais; 3. Gun deanamaid toil De air talamh cho dileas 's cho deonach sa 'tha na naoimh 's na h-ainglean ga deanamh air neomh ; 4. Gun d'thugadh e dhuinn gach la a h-uile ni tha feumail a thaobh anma agus cuirp; 5. Gum mathadh e dhuinn ar peacannan air reir 's mar a bheir sinne mathanas do 'n fheadhainn a ni eucoir oirnn ; 6, gun cumadh e bhuainn gach buaireadh is cunnart peacaidh, no gun d'thugadh e co dhiu dhuinn grasan go buaidh fhaighinn orra ; 7.' S gun teasrigeadh e sinn bho na h-uile olc cuirp agus anma, 's gu h-araid bho 'n pheacadh 's bho bhas siorruidh.

14. De 's ciall do 'n fhacal, Amen.

'S facal Eabhra *Amen*, agus se's ciall dha : *mar sin bith-eadh, sin m'achanaich*, air neo, *mar sin tha, mar sin creid-eam.*

15. Abair am Beannachadh Moire.

1. Failt ort a Mhoire, tha thu lan de na grasan, tha 'n Tighearna maillo ruit, 's beannaichte thu am measg nam mna. 2. 's beannaichte toradh do bhronn, Iosa. 3. A naomh Mhoire, a Mhathair Dhe, guidh air ar son-ne na

peacaich, a nis, agus aig uair ar bais. Amen. (Luc. i. 28. 42.)

16. Am feumar onair a thoirt do 'n Oigh Mhoire?

Feumar onair a thoirt do'n Oigh Mhoire. 1. chionn gum bheil i lan de na grasan bho gineamhuinn, 's mar so, a toirt barr air na h ainglean uile 's air no naoimh; 2. chionn gur Mathair De i, agus Banruinn fhlathanais; 3. chionn gur coir dhuinn onair shonraichte 's gaol a thoirt dhise dha 'n d'thug Iosa Criosta fhein urad onair is graidh 's gun robh e umhailte dhi air talamh, gun d'rinn e ro uair san a chiad mhiarailte as leth a h-eadarghuidhe, 's gum bheil e toirt barrachd urram dhi am flathanas na tha e toirt do na h-ainglean 's do na naoimh air fad; 4. chionn gun d'thug e i mar mhathair 's mar dhion dhuinne,5. agus a chionn gum bheil e mar fhiachaibh oirnn a bhi ro-thaingeaf dhi air son a mor-chaoimhneis rinn, 's a bhi ruith le lan earbsa daonnan g'a h-ionnsuidh a g-iarraidh a cuideachaidh.

17. De a bhuannaicheas sine le sior chrabhadh ris an Oigh Mhoire?

Le sior chrabhadh ris an Oigh Mhoire buannaichidh sinn cobhair is furtachd bhuaipe re ar saoghail, agus a dian-chomhnadh aig uair ar bais.

18. Abair Creud nan Ostal.

Creideam ann an Dia, an t-Athair uile-chumhachdach, Cruthadair neomh agus talmhainn; agus ann an Iosa Criost, aona Mhac-san ar Tighearna, a ghineadh leis an Spiorad Naomh, a rugadh le Moire Oigh, a dh'fhuilig fo Phontius Pilat, a cheusadh, a fhuair bas; a thiodhlaiceadh, a chaidh sios a dh'ifrinn. a dh'eirich an treas la bho na mairbh, a chaidh suas air neomh, a tha na shuidhe air deas-laimh Dhe an t-athair uile-chumhachdach; as a sin thig e rithist a thoirt breitheanais air bheo 's air mhairbh. Creideam

anns an Spiorad Naomh, 'san Eaglais naomh Chaitliceach, co-chomunn nan naomh, mathanas nam peacannan, aiseirigh na colluine 's a bheatha shiorruidh.

19. Abair an t-Aideachadh.

Tha mi 'g aideachadh do Dhia uile-chumhachdach, do naomh Mhoire 'bha riabh na h-Oigh, do naomh Micheil an t-Ard-Aingeal, do naomh Eoin Baiste, do na naomh Ostail Peadar agus Pol, do na naoimh uile, (agus dhuibhse, Athair) gun do pheacaich mi gu trom le m' smaointean, le m' bhriathbran, 's le m' ghniomhannan, le m'choire fhein, le m' choire fhein, le m' mhor-choire fhein. Air an aobhar sin, tha mi 'guidhe air naomh Mhoire 'bha riabh na h-Oigh, air naomh Micheil an t-Ard-Aingeal, air naomh Eoin Baiste, air na naomh Ostail Peadar agus Pol, air na naoimh uile, (agus oirbhse, Athair) urnuigh a dheanamh ris an Tighearna ar Dia air mo shon.

20. Abair Gniomh Aoraidh.

A Dhia shiorruidh uile chumhachdaich, ughdair ne beatha agus nan gras,' tha mi toirt aoradh is onair dhut, mar mo chiad thus, agus mo chrioch dheireonnach, mo Dhia agus mo chulaidh mhathais. Gloir agus cliu gu'n robh dhut bho na h-uile creutair. Amen.

21. Gabh Gniomh Aithreachais.

O mo Dhia, leis gach aon dhe m' pheacannan bais, cheus mi mo Shlanair, Iosa Criost, 's rinn mi ball-fanaid dheth, chaill mi do chairdeas 's mo choir air flathanas, agus dhit mi mi-fhein do phian shiorruidh iutharna; air an aobhar sin tha aithreachas firinneach orm air an son, 's grain mo chridhe agam orra, is tha mi cur romham le cuideachadh do ghras gu 'n seachainn mi a so suas a h-uile peacadh, agus a h-uile ceann-aobhair peacaidh.

22. Gabh Gniomh Creidimh.

Tha mi creidsinn gu daingeann gum bheil aon Dia ann, 's gum bheil san aon Dia sin tri pearsannan, an t-Athar, a' Mac, 's an Spioraid Naomh ; gu'n a ghabh a' Mac nadar daonna air giulan na h-Oighe Moire le cumhachd an Spioraid Naoimh, 's gu'n d'fhuilig e pais agus bas air ar son anns a nadar dhaonna sin ; gu'n d'eirich e rithist bho 'n bhas, gu'n deach e suas air neomh, 's gu'n d'thig e rithist a thoirt gloir shiorruidh do na daoine diadhaidh, is pian shiorruidh do na daoine mi-dhiadhaidh. A bharrachd air sin, tha mi creidsinn a h-uile ni tha 'n Eaglais Naomh Chaitliceach a cur m'am choinneamh a chreidsinn, chionn gur e Dia—esan nach urrainn mealladh no bhi air a mhealladh,—a thaisbean dhi gach uile firinn 'sa rinn neo-mhearachdach i na teagasg.

23. Gabh Gniomh Dochais.

O mo Dhia, chionn gum bheil thu uile-chumhachdach, uile-throcrach, uile-mhathasach, agus seasmhach ri d'fhacal, tha mi 'n dochas gun d'thoir thu dhomh mathanas 'nam pheacannan tro thoillteanas do Mhic, Iosa Criost, 's gu'n cuidich thu mi le d'ghrasan go leanailt air deagh gniomhan a chleachdadh, leis an coisinn mi a bheatha shiorruidh a gheall thu dhaibh-san uile a chleachdas caithe-beatha chriostail.

24. Gabh Gniomh Graidh, no Carrannachd.

O mo Dhia, a chionn gum bheil thu uile-mhath, is uile-mhaiseach unnad fhein, agus uile-mhathasach dhomhsa 's do chlann-daoine, tha mi toirt gaol dhut fos cionn gach ni; agus 's fhearr lium a h-uile ni a chall na miothlachd a chur ortsa; is airson do ghaoil-sa, tha mi toirt gaol, 's tha toil agam gaol a thoirt dha 'm choimhearsnach mar dhomh fhein.

25. Gabh Gniomh Buidheachais.

O mo Dhia, fhuarain na beatha, 's na trocaire, tha mi toirt buidheachais dhut agus taing airson do thiodhlaicean dhomhsa, 's gu h-araid a chionn gum bheil thu air an latha 'n diugh gam dhion, gam ghleidheadh, 's gam arach, gad nach fhiach mi e, 's gad a pheacaich mi gu tric na d'aghaidh. Ach, o mo Dhia, cuimhnich thusa dhomhsa mo pheacannan, is glan bhuam iad le deoir an aithreachais mun dit iad m'anam go bas siorruidh. (*Stad an so, 's cuimhnich peacannan an latha.*) A Thighearna, gleidh sinn nar cadal, 's nar dusgadh air chor 's gum bi ar cairis maille ri Criost, agus ar fois ann an sith. Amen.

26. Ceamar bu choir dh'ar n-urnuigh a bhi go Dia thoileachadh ?

Go Dia a thoileachadh, bu coir dh'ar n-urnuigh a bhi iriseal, furachail, agus lan earbsach a toillteanas Chriosta.

27. De na h-amannan anns an coir, dhuinn urnuigh a dheanamh ?

'S coir dhuinn urnuigh a dheanamh gu h-araid, moch is anmoch gach latha, air didomhnuich is laithean feille air fad,agus aig am cunnairt, buairidh, no trioblaid; 's tha Criost ag radh gum *bu choir dhuinn a bhi daonnan ag urnuigh* (Luc, xviii. i.), le 'r n-uile-smaointean, bhriathran, is ghniomhannan a thairgse gu tric do Dhia, 's gu diachadaich le sinn fhein a chumail an comhnuidh ann an staid nan gras'.

28. De 'n comharradh a's coir dhuinn a chur oirnn fhein aig toiseach is deireadh urnuigh ?

Aig toiseach 's aig deireadh urnuigh, 's coir dhuinn comharradh na croise a chuir oirnn fhein, gus an Trionaid naomh, agus daonnachd is bas ar Slanair a thoirt nar cuimhne.

29. Ceamar a tha comharradh na Croise a deanamh sin ?

Tha na briathran—*an ainm an Athar, agus a Mhic,*

*agus an Spioraid Naoimh*—a cur nar cuimhne gum bheil aon Dia ann 'an tri Pearsannan diadhaidh, 's tha chrois a tha sinn cur oirnn fhein 'an cois nam briathran so a cur nar cuimhne, gun a ghabh am Mac colunn dhaonna, 's gu'n d'fhuilig e 'm bas air a Chrois gus ar sabhaladh.

## CAIB. V.

1. Ciod e Sacramaid?

Se Sacramaid, deas-ghnath (*) no gniomh coisrigte, a dh'-orduich Criost, agus a tha na chomharradh 's na aobhar ghras' do n-anam.

2. Co bhuaithe tha bhrigh so aig na Sacramaidean?

Tha na Sacramaidean a toirt grasan do n-anam bho thoill-teanas Chriost.

3. Am bheil e na bhuannachd mhor na Sacramaidean a ghabhail?

The e na bhuannachd mhor dhuinn na Sacramaidean a ghabhail 'an staid iomchuidh.

4. Colion Sacramaid a th'ann?

Tha seachd Sacramaidean ann: Baisteadh, Daingneach-adh, Corp Chriost, Faosid, Ungadh deireonnach, Ordugh Naomh, agus Posadh.

5. De na grasan a tha 'm Baisteadh a toirt dhuinn?

Tha'm Baisteadh g'ar glanadh bho 'n pheaca' ghine, 's bho pheacadh gniomha, ma tha e ann; a deanamh cloinn dhinn do Dhia 's do 'n Eaglais, agus oighreachan dligheach air righeachd fhlathanais.

6. Ceamar a thathas a toirt seachad a Bhaistidh?

---

(*) Rite or ceremony.

Thathas a toirt seachad a Bhaistidh le dortadh uisg air ceann na h-urra thathas a baisteadh, 's ag-radh: *Tha mi ga d' bhaisteadh 'an ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh.*

7. Am faodar a bhi' sabhailte gun Bhaisteadh?

Cha'n fhaodar a bhi sabhailte gun Bhaisteadh; oir thuirt Criost; "Mar bi duine air a bhreith a rithist le uisge 's leis an Spiorad Naomh, cha n-urrainn e dol a stigh do righeachd Dhe." (Eoin, III, 5).

8. Co aig a tha coir air Baisteadh a thoirt seachad?

'S ann aig buachaillean na h-Eaglais a tha coir air baisteadh a thoirt seachad; ach ann an cas na h-eiginn, faodaidh neach sam bith a thoirt seachad.

9. Ciod e 'n Daingneachadh?

Se'n Daingneachadh, Sacramaid anns am bheil sinn, le dol fo laimh Easbuig, a faotainn an Spioraid Naoimh, gus ar daingneachadh 'nar creideamh, 's gus ar nearteachadh los ar creideamh a chur an gniomh agus aideachadh gun eisimeil cho tric 'sa dh'iarras gloir Dhe is math ar coimhearsnaich sin oirnn.

10. Ciod e Corp Chriost?

Se Corp Chriost, Sacramaid anns am bheil Iosa Criost a lathair, eadar dhiadhachd agus dhaonnachd, fhuil agus fheoil, anam agus chorp, fo riochd arain agus fiona.

11. De tha thu tuigsinn le *riochd* arain agus fiona?

Tha mi tuigsinn, le *riochd* arain agus fiona, gum bheil coltas, blas, agus dath an arain agus an fhiona, a fuireach an deigh an t-aran agus am fion a bhi air an atharrachadh go corp is fuil Chriosta.

12. Co thug seachad an t-Sacramaid so an toiseach?

Se Criosta fhein a thug an toiseach Sacramaid a Chuirp seachad, an la' m'an d'fhuilig e.

13. Ceamar a thug e Chorp do na h-Ostail, 's e fhein beo maille riutha?

Thug Criost a chorp do na h-ostail mar so: rug e air an aran 's bheannaich e e, 's leis a bheannachadh sin, thionndaidh e le uile-chumhachd an t-aran bho bhi na aran, 's rinn e a chorp fhein dheth; agus rug e air a chupa 's bheannaich e e, 's leis a bheannachadh sin thoinndaidh e 'm fion bho bhi na fhion, 'rinn e fhuil fhein dheth, agus thuirt e: *Se so mo chorpsa theid a liubhairt air ur son; so 'm fhuilse theid a dhortadh air ur son; gabhaibh uile dheth: cho tric' sa ni sibh so, taisbeanaidh sibh bas an Tighearna.* (Matu, xxvi, 26; Luc, xxii, 19; 1 Cor. xi, 24-26).

14. An d'thug Criost cumhachd do dhaoine, aran agus fion a thionndadh go Chorp 's go fhuil?

Thug Criost cumhachd do shagairt na h-Eaglaise, aran agus fion a thionndadh go Chorp 's go fhuil fhein, 'n uair a thuirt e ris na h-ostail aig a shuipeir dheireonnaich: "Deanaibh so mar chuimhneachan ormsa." (Luc. xxvi, 19.)

15. Ceamar a tha na sagairt a tionndadh arain is fiona go Corp agus go fuil Chriosta?

Tha na sagairt a tionndadh arain agus fiona go Corp 's go fuil Chriost le cumhachd Chriosta fhein ann an iobairt na h-Aifrinn.

16. Ciod e iobairt?

Se iobairt, tobhartas dligheach leis am bheileas a tairgse do 'n Ti a 's airde ni facinneach, 's le cur as dha 'no le ionann 's cur as dha na onair-san, ag aideachadh ard-uacharanachd is ceartais De, maille ri lan-eisimeil agus cionnt an duine.

17. Ciod e iobairt an lagha uir?

Se iobairt an lagha uir, Iosa Criost a thairg e fhein air a Chrois na iobairt fhuilteach dha Athair.

18. An robh a h-uile iobairt ri tighinn go crich aig bas Chriost?

Cha robh a h-uile iobairt ri tighinn go crich aig bas Chriost; oir bha iobairt an lagha uir ri bhi sior-mhairionnach. (Mal. 1, 10, 11 ; Luc, xxii, 19 20 ; Matu, xxvi, 28 : Marc, xiv, 24 ; 1 Cor. xi, 24)

19. C'ainm a th'air an iobairt mhairionnaich ?

Theirear an Aifrionn ris an iobairt mhairionnaich.

20. Co dh'orduich iobairt na h-Aifrinne ?

Se Iosa Criost a dh'orduich iobairt na h-Aifrinne aig an t-shuipeir dheireonnaich. (Luc, xxii, 18).

21. Ciod e 'n Aifrionn ?

Se 'n Aifrionn iobairt anns am bheil Criost ga thairgse fhein, le lamhan nan sagart.

22. An ionann iobairt na h-Aifrinne, agus iobairt na Croise ?

'Sionann iobairt na Aifrinne agus iobairt na Croise ; oir se a cheart *Shagart gu brach*, Iosa Criost, a thairg e fhein air a Chrois, a tha ga thairgse fhein 'an doigh neo-fhuilteach, air ar n-altairean. (Eabh, v. 6 ; vii, 21).

23. C'arson a dh'orduich Criost an da riochd 'sa n-Aifrionn ?

Dh' orduich Criost an da riochd, no coltas arain is coltas fiona, go eadardheallachadh fhala bho Chorp a chomh-arrachadh a mach, agus, mar so, a bhas fuilteach a nochdadh dhuinn.

24. C'arson a dh' orduich Criost iobairt na h-Aifrinne ?

Dh' orduich Criost iobairt na Aifrinne, los gum biodh fior-chuimhneachan mairionnach againn air iobairt fhuiltich na Croise, 's gun reachadh toradh na h-iobart fhuiltich a chur ri 'r n-anmannan.

25. De am feum a ni e dhuinn Corp Chriost a ghabhail 'an staid iomchuidh ?

'S beatha shiorruidh dh' ar n-anam Corp Chriost a

ghabhail 'an staid iomchuidh ; oir thuirt Chriost : "Is biadh firinneach m' fheoil ; agus is deoch fhirinneach m'fhuil. An neach a dh' icheas m' fheoil, 's a dh' olas m' fhuil gabhaidh e comhnuidh unnamsa, agus mise annsan...Mar tha mise beo tro m' Athair; mar sin bithidh an duine sin beo tromham-sa...Cha n-ann mar dh'ich ur n-aithrichean manna, sa fhuair iad bas. An neach a dh'icheas an t-aran so, bithidh e beo gu siorruidh." (Eoin, vi. 56, 57.)

26. De 'n dolaidh a ni e dhuinn Corp Chriost a ghabhail 'an staid mhi-iomchuidh ?

'S diteadh siorruidh dh'ar n-anam Corp Chriost a ghabhail an staid mhi-iomchuidh ; oir thuirt an t-Ostal Pol : " Co sa bith a dh'icheas an t aran so, no dh'olas cailis an Tighearna gu mi-iomchuidh, tha e g-iche 'sa gol ditidh dha fhein, le cion aire a thoirt do Chorp an Tighearna" (1 Cor. xi. 27-29.)

27. Ciod e Corp Chriost no comaine a gahbhail gu mi-iomchuidh ?

Se comaine a ghabhail gu mi-iomchuidh, a gabhail ann an staid a' pheaca'-bhais.

28. De dh' fheumas neach a dheanamh ro chomaine 'nuair tha e 'an staid a' pheacaidh-bhais ?

Ro chomaine a ghabhail, feumaidh an neach a tha coireach 'am peaca'-bais mathanas fhaotuinn le Sacramaid na Faoisid.

29. Ciod e Faosid ?

Se Faosid Sacramaid a tha toirt mathanas anns na peacannan san tuitear an deigh a Bhaistidh, 'sa tha miadachadh ghras san anam.

20. An d'fhag Criost aig buachaillean na h-Eaglais cumhachd peacannan a mhathadh ?

D'fhag Criost aig buachaillean na h-Eaglais cumhachd

gach peacadh a mhathadh, 'nuair a thuirt e ris na h-ostail: "Glacaibhs' an Spiorad Naomh; ge b'iad dha math sibhse am peacannan, tha iad mathte dhaibh; agus ge b'iad dha 'n ceangail sibhse am peacannan, tha iad air an ceangal." (Eoin, xx. 21, 23.)

31. De th'againn ri dheanamh go lan thoradh Sacramaid na Faosid a bhuannachadh?

Go lan thoradh Sacramaid na Faosid a bhuannachadh, tha againn ri grasan De a shireadh le durachd eisdeachd mhath a dheanamh, sinn fhein a rannsachadh gu mion air faintean De 's na h-Eaglaise, air na seachd cinn pheaca' bais, agus de cho tric 'sa thuit sinn unnda le smaointean, le briathran, le gniomhan, no le dearmad; gniomh creidimh, dochais, agus graidh a' dheanamh; sinn fhein a ghluasad go aithreachas firinneach airson ar peacannan; beannachd an t-shagairt iarraidh aig cathair na h eisdeachd, an t-aideachadh a ghabhail, ar peacannan uile innse gu saor, soilleir, eisdeachd gu curamach ris na comhairlean 's na seolaidhean a gheobh sinn, agus ar n-aithreachas urachadh aig briathran an fhuasglaidh.

32. Ciod e aithreachas?

Se aithreachas, bron spioradail airson ar peacannan, is grain orra, maille ri run laidir a seachnadh a so suas.

33 Co miad seors' aithreachais a th'ann?

Tha da sheors' aithreachais ann: aithreachas iomlan, agus aithreachas neo-iomlan?

34. Ciod e aithreachas iomlan?

Se aithreachas iomlan, an t aithreachas a tha gradh De a beothachadh 'sa brosnachadh 'nar cridhe, chionn gun chuir sinn le 'r peacannan miothlachd air ar n-Athair naomh.

35. Ciod e aithreachas neo-iomlan?

Se aithreaehas neo-iomlan, an t-aithreachas a tha eagal

iutharna agus grainealachd a pheacaidh a fadadh unnainn.

36. Colion aobhar-aithreachais a th'againn airson ar peacannan?

Tha ceithir aobhar-aithreachais againn airson ar peacannan. 1. Eagal peine; 2. Dochas duaise; 2. Grainealachd a pheacaidh; agus, 4. Mathas De.

37. Gus an t-aithreachas a bhi fior, ceamar a dh'fheumas e bhi?

Gus an t-aithreachas a bhi fior, 1. feumaidh e bhi bho 'r cridhe 's bho 'r toil, chionn gur bron anma e; 2. feumaidh e bhi thar nadair, chionn gur iad firinnean a thaisbean Dia, maille ri ghrasan, is urrainn amhain ar brosnachadh g'a ionnsuidh; 3. feumaidh e bhi fos cionn nan uile, air achd agus gum bi barrachd grain againn air gach peacadh a rinn sinn, na bhiodh againn air a h-uile olc saoghalta a 's mise 's urrainn eiridh dhuinn; 4 feumaidh e bhi oirnn airson a h-uile peaca'-bais a rinn sinn, 's nach deachaidh thathast a mhathadh dhuinn; oir cha ghabh aona pheaca'-bais mathadh gun cach uile a bhi mathte cuideachd, a chionn gum bheileas a toirt seachad a mhathanais le dortadh ghras naomhachaidh 'sa n-anam,—gras nach urrainn co-sheasamh comhla ris am pheaca'-bhais.

38. De na comharran a 's cinntiche a dh'fhaodas a bhi againn gun robh ar n-aithreachas fior?

Feabhas ar giulain, barrachd dichill gus am peacadh agus ceann-aobhair a pheacaidh a sheachnadh, is tuilleadh oidhirp air gleachd an aghaidh a bhuairidh; siad so na tri comharran a 's cinntich' a dh'fhaodas a bhi againn gun robh ar n-aithreachas fior.

39. Ceamar a ruigeas sinn air aithreachas firinneach?

Ruigidh sinn air aithreachas firinneach le shireadh gu durachdach air Dia, le smaoineachadh gu rireamh gum

bheil sinn le 'r peacannan a toilltinn iutharna, a call fhlathanais, a toirt tair do Dhia ar n-Athair caomh, 'sa ceusadh Iosa Criost as ur, 'sa deanamh ball-fanaid dheth.

40. Ciod e breitheanas-aithrich?

Se breitheanas-aithrich, gach ni a chuireas ar n-athaireisdeachd mar coinneamh a dheanamh go dioladh airson ar peacannan, mar tha urnuigh, traisg, agus deirc.

41. Am bheil Sacramaid na Faoisid riatanach.

Tha Sacramaid na Faoisid riatanach dhaibhsan uile a thuit 'am peaca-bais an deigh a Bhaistidh.

42. De ma cheileas neach peacadh-bais 'ga dheoin?

Ma cheileas neach peaca'-bais 'ga dheoin, tha e diteadh anma fhein le briag innse do 'n Spiorad-Naomh.

43. Am fodhainn ar breitheanas-aithrich mar lan phaidheadh airson ar peacannan?

Cha 'n fhodhainn ar breitheanas-aithrich daonnan mar lan phaidheadh airson ar peacannan, ach faodar an tuireasubh a dheanamh suas le laghadh-Eaglais.

44. Ciod e laghadh-Eaglais?

Se laghadh-Eaglais, fuasgladh-Eaglais bho 'n phein amasireil sin a tha Dia gu tric a leagail oirnn, agus a dh'fheumas sinn fhulang anns an t-saoghal-sa, no 'sa Phurgadair, mur d'theid a thoirt mathte dhuinn le laghadh, le breitheanas-aithrich, no le oibrichean math eile.

45. Am bheil comas aig an Eaglais laghadh a thoirt seachad?

Tha comas aig an Eaglais laghadh a thoirt seachad, oir thuirt Criosta ris an Ostal Pheadar: "Bheir mi dhut iuchraichean righeachd fhlathanais; agus ciod sa bith a cheanglas tu air talamh, bithidh e ceangailte air neomh; agus ciod sa bith a dh'fhuasglas tu air talamh, bithidh e fuasgailte air neomh." (Matu, xiv, 19).

46. De na grasan a tha 'n t-Ungadh Deireonnach a toirt dhuinn ?

Tha 'n t-Ungadh Deireonnach gar neartachadh an aghaidh ann-dochais 'an cath-spairn a bhais, a glanadh an anma bho na peacannan sola, 's bho fhuighleach nam peacannan bais, a toirt misneach do n'anam 'an am treigsinn na coluinn, 'sa toirt slainte do'n choluinn fhein 'nuair a chi Dia sin iomchuidh do n-anam. (Seumas, v. 14-15).

47. C'uin a thathas a toirt seachad na Sacramaid so ?

Thathas a toirt seachad an Ungaidh Dheireonnaich, 'nuair tha neach 'an cunnart bais le tinneas.

48. Ceamar bu choir de sheomar na h-urra thinn a bhi air uidheamachadh a feitheamh air an t-sagart ?

Nuair a ghairmear sagart go Comaine no gus an t-Ungadh Deireonnach a thoirt seachad, bu choir do sheomar an duine thinn a bhi air uidheamachadh le bord a bhi ann air a chuibhrigeadh le anart glan agus le uisge coisrighte, coinneal bheannaichte, ceusadh, is cupa de dh'uisge glan, air uachdar.

49. De bu choir dhaibhsan a bhios a stigh a dheanamh 'nuair tha 'n sagart a riarachadh na Sacramaidean ?

'Nuair tha 'n sagart a riarachadh na Sacramaidean, bu choir dhaibhsan a tha stigh, a bhi air an gluinean ag achanaich air Dia trocair a dheanamh air an urra thinn.

50. Mur a h-urrainn an neach tinn sagart fhaighinn aig an uair dheireonnaich, de dh'fheumas e a dheanamh ?

Mur a h-urrainn an neach tinn a tha 'n staid a pheacaidh, sagart fhaighinn aig an uair dheireonnaich, feumaidh e aithreachas iomlan a bhi air airson a chuid peacannan.

51. Am foghainn an t-aithreachas iomlan go mathanas a chosnadh ?

Foghnaidh an t-aithreachas iomlan daonnan go math-

anas a chosnadh ma tha 'm peacach 'am beachd no 'an durachd a pheacannan aideachadh aig cathair na h-eisdeachd.

52. Am foghainn an t-aithreachas neo-iomlan ann an Sacramaid na Faosid ?

Foghnaidh an t-aithreachas neo-iomlan ann an Sacramaid na Faoisid.

53. Ciod e Ordugh Naomh ?

Se Ordugh Naomh, Sacramaid anns am bheil na pearsachan-eaglais air an coisrigeadh, sa faotuinn ghrasan araid, go aran agus fion a thionndadh go Corp Chriost, go peacannan a mhathadh, gus na Sacramaidean a riarachadh, agus facal De a theagasg.

54. Ciod e Posadh.

Se Posadh, Sacramaid a tha toirt ghrasan do 'n charaid phosda gaol criostail a thoirt dha cheile, beatha naomh a chaitheamh cuideachd, agus an sliochd a thogail 'an eagal De.

55. An gabh snaim a Phosaidh fuasgladh ?

Cha ghabh snaim a Phosaidh fuasgladh, gus am fuasgail am bas i; oir thuirt Criost; "An ni a cheanglas Dia, na fuasgladh duine." (Matu, xix. 6.)

56. De na Sacramaidean nach fhaodar a ghabhail ach aon uair ?

Cha 'n fhaodar Baisteadh, Daingneachadh, no Ordugh Naomh a ghabhail ach aon uair, a chionn gum bheil na Sacramaidean so a fagail comharraidhean 'sa n-anam nach caill e gu siorruidh.

## CAIB. VI.

1. Ciod e dleasnas a Chriostaidh?
Se dleasnas a Chriostaidh, an t-olc a sheachnadh 'sa math a dheanamh.
3. Ciod e 'n t-olc?
Se 'n t-olc am peacadh.
3. Co ris a their thu peacadh?
Their mi peacadh ri bristeadh air lagh Dhe.
4. Am bheil e na pheacadh bristeadh air laghannan eile?
Tha e na pheacadh, bristeadh air gach lagh ceart, a chionn gum bheil Dia ag aithn oirnn gach lagh ceart a choimhlionadh.
5. Colion seorsa peacaidh a th'ann?
Tha da sheorsa peacaidh ann: peaca-'gine agus peaca'-gniomha.
6. Ciod e 'm peaca'-gine?
Se 'm peaca'-gine, am peacadh a tha sinn a toirt ionnsuidh an t-saoghail, 's anns am bheil sinn a faighinn mathanas an tobar a Bhaistidh.
7. Ciod e peaca'-gniomha?
Se peaca'-gniomha, am peacadh anns am bheileas a tuiteam le smaointean, le briathran, le gniomhan, no le dearmad, a tha 'n aghaidh lagh Dhe.
8. Co miad seorsa peaca'-gniomha th'ann?
Tha da sheorsa peaacaidh-gniomha ann, peaca'-bais agus peaca'-sola.
9. Ciod e peaca'-bais?
Se peaca'-bais, am peacadh a tha toirt bas do n-anam, a chionn gum bheil e fuadach gras' naomhachhaidh bhuaithe, 's 'ga dheanamh toillteanach air bas siorruidh iutharna.

10. Ciod e peaca'-sola?
Se'peaca sola, am peacadh leis am 'bheil sinn a bristeadh air lagh Dhe ann an ni aotrom, no gun lan eolas, no gun lan aont ar toil. (Prov. xxiv, 16 ; Seumas, iii, 2.)
11. Abair na seachd cinn pheacannan bais.
Uabhar, sannt, druis, craos, leisg, farmad, agus fearg.
12. Co iad na seachd subhailcean a chlaoidheas iad sin?
Umhlachd, fialachd, geamnachd, measarrachd, iasgachd, carrannachd agus faighdinn.
13. Abair na tri subhailcean dhiadhaidh.
Creideamh, dochas, agus carrannachd.
14. Ciod e creideamh?
Se creideamh, subhailc leis am bheil sinn a creidsinn gu-daingeann gach ni a thaisbean Dia, 'sa tha 'n Eaglais a teagasg.
15. Ciod e dochas?
Se dochas, subhailc leis am bheil sinn 'an earbsa ri grasan De fhaotainn san t-saoghal-sa, agus a bheatha shior-ruidh san t-saoghal tha go tighinn, tromh thoillteanas Iosa Criost.
16. Ciod e carrannachd, no gradh?
Se carrannachd, no gradh, subhailc leis am bheil sinn a toirt gaol do Dhia thar gach ni, 's dh'ar coimhearsnach mar dhuinn fhein air son De.
17. Abair na ceithir peacannan a tha 'g eigheach diugh-altais bho fhlathanas.
Murt, peacadh Shodom, ainbheirt air daoine bochda, 's tuarasdal a chumail bho chosnaich.
18. Abair na sia peacannan tha 'n aghaidh an Spioraid Naoimh.
Ann-dochas a trocair Dhe, danadas air trocair Dhe, cur an aghaidh na firinn as a riochd, farmad ri math spioradail an

atharraich, rag-leanmhuinn air staid a pheacaidh, agus neo-aithreachas deireonnach.

19. Abair na naoidh dioghean air an urrainn duine a bhi cionntach ann am peacadh an atharraich.

'S urrainn duine a bhi coinntach ann am peacadh an atharraich: 1. Le comhairle. 2. Le ordugh. 3. Le aonta. 4. Le brosnachadh. 5. Le moladh no brosgul. 6. Le gabhail pairt. 7. Le cleith. 8. Le fuireach samhach. 9. Le dion an uilc.

20. Abair seachd tiodhlaicean an Spioraid Naoimh.

Gliocas, tuigse, comhairle, neart, eolas, diadhachd, agus eagal an Tighearna.

21. Co iad da thoradh dhiag an Spioraid Naoimh?

Carrannachd, aoibhneas, sith, faighidinn, caomhalachd, mathas, fad-fhulangas, ciuineachd, firinn, stuamachd, measarrachd, agus geamnachd.

22. Gabh seachd oibrichean corporra na trocaire.

1. Biadh thoirt do 'n acrach. 2. Deoch do 'n phaiteach. 3. Aodach do 'n nochd. 4. Fardach do 'n deoiri. 5. Dol a choimhead air daoine tinne. 6. Dol a shealltainn air priosanaich. 7. 'S na mairbh a thiodhlaicadh.

23. Gabh seachd oibrichean spiriodail na trocaire.

1. Am peacach a chronachadh. 2. An t-aineolach a sheoladh. 3. An teagmhach a chomhairleachadh. 4. Misneach a thoirt do 'n bhronach. 5. Eucoir a ghiulan le faighidinn. 6. An t-olc a mhathadh. 7. Guidhe airson bheo' agus mhairbh.

24. Gabh na h-ochd beannachdan.

1. 'S beannaichte an fheadhainn a tha bochd nan spiorad bho 'n is leo righeachd neomh. 2. 'S beannaichte na daoine ciuin, bho na gheobh iad seilbh air an talamh. 3. 'S beannaichte luchd a bhroin, bho na gheobh iad solas. 4

'S beannaichte an fheadhainn air am bheil acras agus pathadh a cheartais bho na gheobh iad an lan-riarachadh. 5. 'S beannaichte luchd na trocair, bho na gheobh iad trocair. 6. 'S beannaichte luchd a chridhe ghlain, bho na chi iad Dia. 7. 'S beannaichte luchd dheanamh na sith bho na theirear clann De riutha. 8. 'S beannaichte an fheadhainn a dh' fhuiligeas geur-leanmhuinn airson a cheartais, bho 'n is leo righeachd Dhe. (Matu, v. 3–10.)

25. Co iad comhairlean an t-soisgoil?

Deoin-bhochduinn, gna-gheamnachd, agus lan-umhlachd.

26. Colion friamh subhailc a th 'ann?

Tha ceithir friamh subhailc ann; gliocas, ceartas, neart agus measarrachd.

## CAIB. VII.

1. Cait an d'theid an t-anam an deigh bais duine?

An deaghaidh bais duine, grad theid an t-anam an lathair cathair-bhreitheanais Chriost.

2. Ma dh'fheoghear neach ciontach am peaca'-bais, de dh'eireas do 'n-anam?

Ma dh'fheoghear neach ciontach ann am peaca'-bais aig a' bhreitheanas, theid anam gun stad do dh-iutharna.

3. Ciod e iutharna?

Se iutharna, dachaidh na h-uile doruinn fad na siorruchd.

4. Ma bhasaicheas neach ann an staid nan gras, ach ciontach am peaca'-sola, no gun lan-phaidheadh do cheartas De, cait an d'theid an t-anam?

Ma bhasaicheas neach ann an staid nan gras, ach ciontach am peaca-sola, no gun lan phaidheadh do cheartas De airson peacannan-bais a chaidh a mhathadh dha a

thaobh na cionta agus a pheanais shiorruidh, theid an t-anam re uine do 'n Purgadair.

5. Ciod e 'm Purgadair ?

Se 'm Purgadair, aite no staid peanais san t-saoghal eile, far am bheil cuid de dh-anmannan a fulang re uine mu 'n urrainn iad a dhol do fhlathanas.

6. Ceamar a dhearbhas tu gum bheil Purgadair ann ?

Tha e dearbhte gum bheil Purgadair ann, chion tha Eaglais neo mhearachdach a teagasg so ; agus a chionn nach d'theid ni truaillidh air bith a stigh do fhlathanas, 's nach eileas daonnan a mathadh a h-uile pian amasireil nuair thathas a mathadh na pian shiorruidh ; agus mar so, bho na dh'fhaodas neach basachadh ciontach am peaca' sola, no gun lan-dhioladh airson peacannan bais, feumaidh e sa chas sinn dol far an d'theid ceartas De a lan-phaidheadh. (Taisb. xxi, 27 ; Aireamh. xx ; Deut. xxxii, 49 ; 2 Righ. xii, 14.)

7. An dean urnuighean, is deagh-oibrichean nan creidmheach cuideachadh ris na h-anmannan a tha fulang am pian a Phurgadair ?

Ni urnuighean is deagh oibrichean nan creidmheach cuideachadh ris na h-anmannan a tha fulang am pian a Phurgadair ; oir air do na creidmhich a bhi nan cloinn do Dhia 's do 'n-Eaglais, tha iad a pairteachadh ann an co-chomunn nan naomh, agus tha 'n Sgriobtur ag radh *gum bheil e na chleachdadh naomh agus feumail guidhe airson na marbh los gum faigh iad fuasgludh bho 'm peacannan.* (2 Maccab. xii, 46.)

3. Ciod e co-chomunn nan naomh ?

Le co-chomunn nan naomh tha mi ciallachadh gun bheil na naoimh air neomh, na creidmhich air talamh 's na h-anmannan a tha sa' Phurgadair, ann an companas ri

cheile, air achd agus gum bheil na naoimh air neomh a cuideachadh leis na creidmhich a tha air talamh, 's na creidmhich air talamh a cuideachadh le cheile 's leis na h-anmannan a th'anns a Phurgadair, le 'n urnuighean 's le 'n oibrichean matha, is gu h-araid le iobairt na h-Aifrinne.

9. Ciod 'e neomh no flathanas ?

Se flathanas dachaidh ghlormhor nan naomh 's nan ainglean, far am bheil iad gu siorruidh ann an lan-sholas a faicinn Dhe aghaidh ri aghaidh.

10. Am bheil e ceadaichte aoradh a thoirt do na h-ainglean, no do na naoimh ?

Cha n' eil e idir ceadaichte aoradh a thoirt do neach ach do Dia na aonar.

11. An coir dhuinn onair a thoirt do na h-ainglean 's do na naoimh ?

'S coir dhuinn mor-onair a thoirt do na h-ainglean 's do na naoimh, a chionn gum bheil Dia gan urramachadh 's gan crunadh mar a chairdean fhein, 's gum bheil iad a righeachadh maille ris. (2 Tim. 11, 18.)

12. Am bheil e iomchuidh guidhe orra ar cuideachadh ?

Tha e ro iomchuidh guidhe air na h-ainglean 's air na naoimh ar cuideachadh le 'n eadarghuidhe : oir 's mor is fhiach buan urnuigh an duin' ionraice. (Seumas. 5. 16.)

13. An urrainn na naoimh 's na h-ainglean eadarghuidhe a dheanamh air ar son ?

Tha 'n Sgriobtur a dearbhadh gum bheil fios aig na naoimh 's aig na h-ainglean air ar 'n urnuighean-ne, gum bheil iad gan tairgse suas do Dhia, 's mar sin, gur h-urrainn iad eadarghuidhe a dheanamh 's gum bheil iad ga dheanamh air ar son. (Taisb. v. 5, 8 ; viii, 3.)

14. An coir dhuinn onair a thoirt do chuimhneachain 's do dhealbhan nan naomh ?

Ma's coir dhuinn onair a thoirt do chuimhneachain 's do dhealbhan ar cairdean gradhach eile, 's mua gu mor a's coir dhuinn onair a thoirt do chuimhneachain 's do dhealbhan nan naomh, a tha togail smaointean diadhaidh 'nar cridheachan, nuair a sheallas sinn orra; ach cha 'n fhaod sinn urnuigh a dheanamh riutha, a chionn nach 'eil fradharc no claisneachd aca, no comas ar cuideachadh.

15. De tha thu ciallachadh le cuimhneachain nan naomh?

Tha mi ciallachadh le cuimhneachain nan naomh, cuirp no cnaimhean nan naomh, no ni sa' bith a bhuin no bhean dhaibh 'nuair a bha iad sa bheath-sa.

16. Am fuirich colunnan chloinn-daoine a' feasd san talamh?

Eirigh colunnan chloinn daoine air la a bhreitheanais go beatha neo-bhasmhor.

17. De an staid anns an eirich iad?

Anns an aiseirigh, bithidh colunnan nan naomh ro-mhaiseach agus glormhor, ach bithidh colunnan nam peacach anabarrach oillteal agus truaillidh.

18. Ciod e 'm breitheanas deireonnach?

Se 'm breitheanas deireonnach, am mod mor anns an d'thoir Criosta breith air na h-ainglean agus air a chinneadh-daonna, 's anns *am faigh a h-uile h-aon air reir 's mar a rinn e, biodh e math no olc.* (2 Cor. v. 10.)

19. Ma chaidh breith a thoirt air gach duine aig uair a bhais, c'arson a bheirear a rithist breith air?

Bheirear a rithist breith air a h-uile duine comhla, air latha mor a bhreitheanais, go taisbeanadh ceartais De do gach neach, 's gus am faigh Criost, a fhuair masladh am fianus morain san t-saoghal-sa, cliu an lathair nan uile.

20. De na nithean air an d'thoir e breith?

Bheir Criosta breith air ar smaointean, air ar briathran, air ar gniomhan, 's air ar dearmadan.

21. Ceamar a thig Criost a thoirt breith oirnn ?

Go breith a thoirt oirnn, thig Criost ann a' neoil nan speur le mor-chumhachd agus le gloir, agus ainglean uile marris. (Matu, xxiv. 30 ; xxv. 31.)

22. De their Criosta ris na daoine molluichte ?

Their Criosta ris na daoine molluichte : "Gabhaibh bhuam a luchd nam molluchd, go teine siorruidh, a chaidh uidheamachadh do 'n deomhan 's dha ainglean." (Matu, xxv. 41.)

23. De their e ris na daoine beannaichte ?

Their Criosta ris na daione beannaichte : "Thigibhse, a mhuinntir bheannaichte m' Athar, gabhaibh seilbh air an righeachd, a chaidh uidheamachadh dhuibh bho steidheachadh an t-saoghail." (Matu, xxv. 14.)

24. Co dhiu 's coir dhuinn barrachd curam a ghabhail dh'ar n-anam na dh'ar colunn ?

'S coir dhuinn barrachd curam a ghabhail dh'ar n-anam na dh'ar colunn ; oir tha Dia ag radh : "Ciod e 's fheairrde duine, ged a choisneadh e an saoghal gu leir, ma chailleas e anam ?" (Matu, xvi. 26.)

25. Co iad na ceithir nithean deireonnach is coir dhuinn a chumail daonnan nar cuimhne ?

Siad spairn a bhais, cruas a bhreitheanais, pian iutharna, is gloir fhlathanais, na ceithir nithean deireonnach is coir dhuinn a chumail nar cuimhne, gus ar dion' bho gach peacadh.

26. Co iad na sia puingean creidimh a's riatanaiche a th'ann ?

Siad so na sia puingean creidimh a's riatanaich' a th'ann : —1. Cha n'eil ann ach aon Dia a chruthaich agus a tha

riaghladh a h-uile ni. 2. Tha Dia na bhritheamh uil-fhiosrach agus uile-cheart. 3. Tha tri Pearsannan anns an aon Dia,—an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh. 4. Rinneadh na dhuine Iosa Criost, an darna Pearsa d'an Trionaid Naoimh, agus bhasaich e air a Chrois go sinne shabhaladh. 5. Tha 'n t-anam neo-bhasmhor. 6. Tha grasan tur riatanach dh'ionnsuidh an t-sabhalaidh shiorruidh.



# CRABHADH NA CONAIR-MHOIRE.

Tha 'n Crabhadh naomh so air a roinn na thri earrannan; tha coig mistirean anns gach earrann; aon Phaidir, is deich Failtean-Moire a dunadh le Gloir do 'n Athair &c- anns a h-uile mistire; is tha 'n t-iomlan mar sin a tighinn go coig mistirean diag, coig Paidrichean diag, coig-diag Gloir do'n Athair, is ciad gu leth Failtean-Moire. Far am bheileas a deanamh a Chrabhaidh so air thri chuairt, thathas a beachd-smaoineachadh na coig mistirean eibhinn a h-uile diluain agus diardaoin; na coig mistirean doruinneach a h-uile dimairt 's dihaoine; agus na coig mistirean glormhor a h-uile didomhnuich, diciaduin, is disathurna.

### A CHONAIR-MHOIRE.

An ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh. Amen.

A Spioraid Naoimh, thig agus lion cridheachan do chreidmheach, agus las unnda teine do ghaoil.

V. Cuir a mach do spiorad, 's bidh iad air an cruthachadh.

R. Agus ath-nuadhaichidh tu aghaidh an talmhainn.

### GUIDHEAMAID.

A Dhia, a theagaisg cridheachan nan creidmheach le soilleireachadh an Spioraid Naoimh; deonaich dhuinn's an

Spiorad chiadna, a bhi 'n deigh air a cheart, agus sior-thoilinntinn a bhi oirnn na cho-fhurtachd-san. Tromh Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

NA COIG MISTIREAN EIBHINN.

1. Anns a' chiad mhistire eibhinn, tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a chuir an t-Ard aingeal Gabriel failt air an Oigh Mhoire, 's mar a dh'innis e dhi gun robh ar Tighearna Iosa Criosta dol a ghabhail colunn dhaonda dh'i.—" Ar n-Athair a tha air neomh, &c ," *aon uair*, "Failt ort a Mhoire &c., *deich chuairt*, agus Gloir do'n Athair agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh, Mar a bha, 's mar a tha, 's mar bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen," *aon uair.*

*Tha na h-urnuighean ciadna ri radh anns a h-uile mistire a leanas.*

2. Anns an darna mistire eibhinn, tha sinn a beachd-smoineachadh nuair a chuala Moire gu'n robh ban-naomh Ealasaid torrach, gu'n deach i gu luath a dh'amharc oirre, agus gu'n d'fhuirich i comhla rithe re tri miosan.

3. Anns an treas mistire eibhinn tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a' rug an Oigh bheannaichte Moire, san am fhreagarrach dhi, ar Slanair Iosa Criost mu mhiodhon oidhche ann am baile Bhethlehem, 's mar a chuir i 'na laidhe e ann am prasaich eadar da bhruid.

4. Anns a' cheathramh mistire eibhinn tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a thairg an Oigh ro-bheannaichte Moire, air la a glanaidh do reir an lagha, an leanabh uile-naomh Iosa anns an teampull, 's mar a ghabh an naomh aosar Simeon e air a ghairdeanan.

5. Anns a' choigeamh mistire eibhinn, tha sinn a beachd-

smaoineachadh mar a chaill an Oigh Mhoire a' Mac ionmhuinn, mar a shir i e fad tri latha, 's mar a fhuair i e am miodhon nan ollaichean a reusonachadh riutha na dhabhliadhn-dhiag a dh'aois.

### NA COIG MISTIREAN DORUINNEACH.

1. Anns a' chiad mhistire dhoruinneich tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a rinn ar Tighearna Iosa Criost urnuigh ann an garradh Olibheit, 's mar chuir e fallus fala dheth.

2. Anns an darna mistire dhoruinneich, tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a chaidh ar Tighearna Iosa Criost a sgiursadh gu ro-chruaidh-chridheach an tigh Philait, a faighinn uibhir sthrachdan 's nach urrainnear an cunntadh.

3. Anns an treas mistire dhoruinneich tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a chaidh ar Tighearna Iosa Criost a chrunadh le crun-dreighinn.

4. Anns a' cheathramh mistire dhoruinneich tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a chaidh Iosa a dhiteadh go bas, 's mar a chuireadh a chrois throm air a ghuaillean creuchdach, los a thair 'sa phian a mhiadachadh thar tomhais.

5. Anns a' choigeamh mistire dhoruinneich tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a chaidh a chuid aodaich a spionadh dhe'r Slanair air dha Calbhari ruighinn, 's mar a chaidh a lamhan 'sa chasan a thairngeadh ris a chrois air na bhasaich e am fianuis a Mhathar ro-bhronaich.

### NA COIG MISTIREAN GLORMHOR.

1. Anns a chiad mhistire ghlormhoir tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a dh'eirich ar Tighearna, Iosa Croist,

gu buadhach 's gu glormhor air an treas la bho bhas go beatha, 's mar a tha e a so suas fos-cionn gath a bhais, is guin peine.

2. Anns an darna mistire ghlomhoir tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a chaidh Iosa Criost, an ceann da thichead la 'n deigh aiseirigh, suas go neomh air a chuairt-eachadh le ainglibh, ann an lathair a Mhathar ro-bheannaichte agus nan deisciopuil.

3. Anns an treas mistire ghlomhoir tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a shuidh Iosa Criost air lamh dheis an Athar, 's mar a chuir e an Spiorad Naomh a nuas air na h-Ostail 's air an Oigh ro-naoimh anns an t-seomar far an robh iad ri crabhadh dian a feitheamh tiochd a' Chofhurtair.

4. Anns a' cheathramh mistire ghlormhoir tha sinn a beachd-smaoineachadh mar a chaochail an Oigh Mhoire a bheatha so, da-bhliadhn-diag an deigh aiseirigh a Mic Iosa, 's mar a thog na h-ainglean suas i as an t-saoghalsa do fhlathanas.

5. Anns a' choigeamh mistire ghlormhoir tha sinn a' beachd-smaoineachadh mar a chuir am Mac crun air ceann Moire am flathanas, 's tha sinn cuideachd a toirt fonear gloir nan naomh uile.

## LEADAN MHOIRE.

Tha sinn a ruith nar n-eiginn fod sgeith a Mhathair naomh Dhe, na diult eisdeachd ri 'r n-achanaich ach saor sinn bho gach cunnart, Oigh ghlormhor agus bheannaichte.

A Thighearna, dean trocair oirnn. A Chriosta, dean trocair oirnn. A Thighearna, dean trocair oirnn.

A Chriost, eisd ruinn. A Chriost, gu grasmhor eisd ruinn.

A Dhia Athair nam flathais, *Dean trocair oirnn.*
A Dhia Mhic, Fhir-saoraidh an t-saoghail, *Dean trocair oirnn.*
A Dhia, a Spioraid Naoimh, *Dean trocair oirnn.*
A Thrionaid naomh aon Dia, *Dean trocair oirnn.*
A Naomh Mhoire, *Guidh air ar son.*

A Mhathair Naomh Dhe,
Oigh naomh nan oighean,
A Mhathair Chriosta,
A Mhathair nan grasan diadhaidh,
A Mhathair ro-ghlan,
A Mhathair ro-gheamnaidh,
A Mhathair gun truailleadh,
A Mhathair gun smal,
A Mhathair ro-ghradhach,
A Mhathair ro-ionmholta,
A Mhathair ar Cruithadair,
A Mhathair ar Slanair,
Oigh ro-ghlic,
Oigh ro-mheasail,
Oigh ro-chliuteach,
Oigh ro-chumhachdach,
Oigh ro-throcaireach,
Oigh ro-dhileas,
A Sgathain a cheartais,
A Chathair a ghliocais,
A Chinn-aobhair ar solais,
A Shaghaich Spiriodail,
A Shaghaich urramaich,
A Shaghaich ro-chrabhach,
A Rois dhiomhair,
A Thuir Dhai,
A Thuir na maise,
Arois orail,

*Guidh air ar son.*

Airc a chumhnaint,
A Dhoruis fhlathanais,
A Reul na maidne,
A Shlainte nan easlainteach,
A Dhion nam peacach,
A Chobhair nan deoiridh,
A Thaic nan Criosdaidhan,
A Bhanruinn nan aingeal,
A Bhanruinn nan aithriche naomha,
A Bhanruinn nam faidhean,
A Bhanruinn nan ostal,
A Bhanruinn nam martairean,
A Bhanruinn nan aidmheileach,
A Bhanruinn nan oighean,
A Bhanruinn nan Naomh uile,

*Guidh air ar son.*

A Bhanruinn a ghineadh gun-smal peacaidh, *Guidh air ar son.*

A Bhanruinn na Conair fhior-choisrigte, *Guidh air ar son.*

Uain De, tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Dean fathamas ruinn, O Thighearna.*

Uain De, tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Gu trocaireach eisd ruinn, O Theghearna.*

Uain De, tha toirt air falbh peacannan an t-saoghail, *Dean trocair oirnn.*

Tha sinn a ruith nar n-eiginn fod sgeith, a Mhathair naomh Dhe, na diult eisdeachd ri'r n-achanaich, ach saor sinn bho gach cunnart, O Oigh ghlormhor agus bheannaichte.

V. Guidh air ar son, a Mhathair Bheannaichte Dhe. R. Los gun toill sinn gealladh Chriosta.

Guidheamaid.—Doirt a Thighearna, tha sinn a' guidh ort, do ghrasan nar cridheachan, air chor 's gum faod sinne, a fhuair fios air daonndachd do Mhic Iosa Criosta le teachdaireachd aingil, ruigheachd, as leth a phais agus a chroise, air gloir na h-aiseirigh ; tromh Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

Comhnadh Dhe gun robh daonnan maille ruinn. Amen.

Fois gun robh aig anmannan nam marbh-chreideach tromh iochd Dhe. Amen.

## FAILT AN AINGIL.

V. Labhair an t-Aingeal ri Moire : agus ghin ise leis an Spiorad Naomh. *Failt ort a Mhoire, &c.*

V. Seall bean-mhuinntir an Tighearna : biodh e deante dhomh air reir t'fhacail. *Failt ort a Mhoire, &c.*

V. Is ghabh am Facal nadar daonnda: 's rinn e comhnuidh 'nar measg. *Failt ort a Mhoire, &c.*

V. Guidh air ar son a' Mhathair naomh Dhe; los gun deanar toillteanach sinn air gealltanais Chriosta.

Guidheamaid.—Doirt, a Thighearna, tha sinn a' guidh ort do ghrasan nar cridheachan, air chor 's gum faod sinne, a fhuair fios air daonndachd do Mhic Iosa Crioeta le teachdaireachd aingil, ruigheachd as leth a phais agus a chroise air gloir na h-aiseirigh; tromh Iosa Criost ar Tighearna. Amen.

GLOIR DO DHIA.



# SLIGHE NA CROISE.

## (VIA CRUCIS.)

### *Míneachadh.*

1. Riamh bho lìnn ar Slànair bha e na chleachdadh aig Crìostaidhnean dol as gach cèarna de'n domhan air thurus-cràbhaidh a shealltainn nan ceart àiteachean 's an d'fhuilig Crìost' a Phàis. Leanadh air sin bho àm gu h-àm gus an do chuir na h-ana-creidich fòpa-fhéin Talamh-a'-Ghealltanais. Mu'n àm sin chaidh tòiseachadh air *Slighe na Croise* 's na h-eaglaisean.

2. Tha Sligbe na Croise 'riochdachadh slighe ar Slànair bho thigh Philait, far an deach a dhìteadh, gu mullach Chalbhari, far an deach a chéusadh; agus bho sin thun na h-uaghach 's an deach a thasgadh 'an deaghaidh a bhàis. Tha i air a roinn na 'ceithir chinn-uidhe dhiag ris an abrar Stadan; agus aig gach Stad tha crois de dh-fhiodh, is dealbh a tha 'riochdachadh roinn de'n Phàis.

3. Cha'n 'eil laghadh-eaglais a bhuilich Pàp riamh air son dol air thurus-cràbhaidh do dh-Ierusalem ('s gun teagamh bu làn-laghaidh mòran dhiubh), nach fhaod neach sa bith a théid gu h-iomchuidh romh Shlighe na Croise ann an staid an fhìor-aithreachais, a chosnadh dha-fhéin 's do na marbh-chreidich, agus sin leis-fhéin no 'n cuideachda feadhnach eile.

4. 'An àm dol tro Shlighe na Croise bheirear fonear gu'm féumar, gus na laghaidh-eaglais a chosnadh, (1) Dol thun

gach cinn-uidhe fos-leth; ach mur bi sin goireasach a thaobh dòmhladais sluaigh, no aobhar eile, fóghnaidh do neach far am bí e, 'aghaidh a thionndadh ris a' chrois a th'aig gach Stad; (2) Meórachadh car ùine air réir a chomais, air Pàis ar Slànair. Cha'n 'eil ùrnaigh shònraichte sa bith riatanach; air a shon sin thàthas a' moladh a' chrabhaidh a leanas, no a leithid eile.

*Seòladh.*

1. *'Ad aonar.* Dean gnìomh aithreachais; cuir romhad na laghaidh-eaglais a tha'n cois a' chràbhaidh so, ach aon làn-laghadh dhut-fhéin, ma thogras tu, a bhuannachd air son nam marbh-chreideach. Tòisich aig taobh an t-soisgeil 's rach bho Stad gu Stad a' meórachadh car ùine air réir do chomais air Pàis ar Slànair.

2. *Le cuideachda.* An uair a théid an sagart air a ghlùn air bialaobh na h-altrach rach-sa air do ghlùn cuideachd; dean an gnìomh aithreachais: cuir romhad na laghaidh-eaglais a chosnadh; an uair a dh'èireas esan éirich thusa 's rach leis bho Stad gu Stad mar gu'm biodh thu leat-fhéin. Aig 'Adoramus' lùb air do ghlùn deas; seas aig léughadh a' mheórachaidh; 'an sin rach air do ghlùn gu 'Fois gu'n robh aig anmannan nam marbh-chreideach.' Is tric gu'n seinnear ceithreamh de'n 'Stabat Mater' a' dol eadar gach Stad.

*Cràbhadh.*

**Their an sagart 's e-fhéin 's na cléirich air an glùn air bialaobh na h-altrach:**

O Iosa, 'Shlànair ghràmhoir, seall sinne ga'r n-ùmhlachadh sìos 'ad làthair a ghuidhe tròcaire dhuinn-fhéin 's do dh-anmannan nam marbh-chreideach. Deònaich toradh uile-

luachmhor do Phàise, air am bheil sinn 's an uair a' dol a mheóradhadh, a chàradh ri 'r n-anam; agus mar a ghabhas sinn slighe nan diar 's na dòruinne so, gu'n taisich bròn 'is aithreachas ar cridhe, air chor 's gu'm bi sinn làn-leagte ri diachainnean, 's ri trioblaidean na beatha so 'ghlacail le aoibhneas agus le ùmhlachd.

*V.* Fosglaidh Tusa, a Thighearna, mo bhial.
*R.* Agus bheir mo theanga cliù dhut.
*V.* A Dhia, thig gu m' chòmhnadh.
*R.* A Thighearna greas gu 'm chuideachadh.
*V.* Glòir do'n Athair, agus do'n Mhac, agus do'n Spiorad Naomh.
*R.* Mar a bhà, 's mar a thà, 's mar a bhitheas, fad shaoghal nan saoghal. Amen.

---

## I. Stad.

### *Iosa air a dhìteadh gu bàs.*

*V.* Tha sinn a'toirt aoraidh dhut, a Chrìosta agus tha sinn a' toirt cliù dhut.
*R.* A chionn le d' chrois naoimh gu'n do shaor thu an saoghal.

'An deaghaidh toibheum a thoirt dha 'an tigh Chaiphais, agus fanaid a dheanamh air 'an tigh Héroid, tha Iosa air a tharrainn 'an làthair Philait: a dhruim air a réubadh le sgiùrsadh, 's e air a chrùnadh le crùn dreighinn; agus esan a bheir, air an latha dheireannach, breth air bheò 's air mhairbh, air a dhìteadh e-fhéin gu bàs maslach.

Is ann air ar son-ne 'dh'fhuilig thu, O Iosa bheannaichte; is ann air son ar peacannan a chaidh do dhìteadh gu bàs.

O deònaich dhuinn fuath agus gràin a bhi againn orra bho ghrùnnd ar cridhe; agus leis an aithreachas sin gu'm faigh sinn bhuat tròcair agus mathanas.

*Gnìomh aithreachais.*

['An deaghaidh gach stad.]

O Dhia, tha sinn a' toirt gaoil dhut le 'r n-uile chridhe, agus os cionn gach nì, agus tha fìor-dhuilichinn òirnn gu'n do chuir sinn riamh mìothlachd ort. O deònaich dhuinn nach cuir sinn ri 'r beó tuille mìothlachd ort, 's gu'm bi sinn a' toirt gaoil gun lasachadh dhut, agus gu'm b'e ar sòlas do thoil naomh a dheanamh anns gach nì.

Ar n-Athair. Fàilt ort. Glòir do'n Athair.

*V.* Bi trócaireach ruinn, O Thighearna.

*R.* Bi tròcaireach ruinn.

*V.* Fois gu'n robh aig anmannan nam marbh-chreideach

*R.* Amen.

A Mhàthair naomh, càirich gu domhainn air mo chridhe lotan an Ti a chaidh a chéusadh.

[Mar so cuirear crìoch air gach stad.]

---

## II. Stad.

*Iosa 'gabhail na croise air a ghuaillnean.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.

*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Chaidh crois throm a chàradh air guaillnean créuchdach Iosa. Ghabh e i le ciùine, 's ghiùlain e i le aoibhneas, a

chionn gu'm b'i am miadhon a roghuinnich e gus an saoghal a shaoradh.

O Iosa, deònaich dhòmhsa, le feart na croise, cridhe caomh, ciùin, gràdhach mar a bh'agadsa. Thoir dhomh diachainnean 'is trioblaidean na beatha so a ghiùlain le misnich 's le ùmhlachd; miagh 'us déigh a bhi agam air na croisean a thig 'am rathad, agus an naomhachadh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

A Mhàthair naomh, &c. (slios 53).

---

### III. Stad.

*Iosa 'tuiteam fo'n chrois a' chiad uair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.

*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Air a chromadh sìos fo chudthrom na croise, tha Iosa le céum airtealach ag gabhail na slighe go Calbhari, 'am measg sluaigh gun bhàigh 's iad a' fanaid 's a' magadh air. An spàirn a dh'fhuilig e 's a' ghàradh chlaoidh i 'neart; e na 'phiantach le buillean 's le lotan; thréig a threòir e; thuit e air làr fo'n chrois!

O Iosa, bho'n is ann air son ar peacannan a ghiùlain thu eallach trom na croise, 's a thuit thu air làr fo 'cudthrom, thoireadh smaoineachadh air d'fhulangas òirnn a bhi faicilleach agus ar cumail bho thuiteam 's a' pheacadh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

## IV. Stad.

*Iosa 's a mhàthair a' tachairt.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Ag giùlan na croise 's e air a leòn as ùr leis an tuiteam, tha Iosa 'cumail air aghart air an t-slighe. Tha e-fhéin 's a Mhàthair naomh a' tachairt. Nach b'i sin a' choinneamh mhuladach da rìreamh! Cridhe tlàth Moire ga 'bhristeadh ri faicinn dìol déisneach a Mic rùnaich 's i gun seòl aic' air furtach air; 's cridhe naomh Iosa ga 'chràdh gu goirt le truas ri 'Mhàthair bhrònaich.

O Iosa, as leth an truais a bh' agad ri d' Mhàthair naoimh 's an àm sin, gabh truas ruinne, 's thoir còir dhuinn air a 'h-eadarghuidhe. O Mhoire, a Mhàthair na dòruinne, dean eadarghuidhe air ar son, los, as leth fulangas do Mhic, gu'n teasraigear sinn bho'n fheirg ri tighinn.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

---

## V. Stad.

*A' chrois air a caradh air Sìmon Chiréne.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Leis mar a thréig a neart Iosa, 's nach b'urrainn dha ach gann dol air 'aghart, rug na saighdearan air Símon Chiréne, 's thug iad air a' chrois a ghiùlan. Thaisich feart na croise sin a chridhe, air chor 's 'an àite dhi 'bhi na 'h-obair

aindeoinich leis, gur h-ann a bha i leis na 'h-onair agus na 'sòlas.

O Iosa, deònaich urram a chur òirnne le d' chrois a thoirt dhuinn ri ghiùlan; uaill na biodh òirnn ach aisde-se; leatha biodh an saoghal air a chéusadh dhuinn agus sinne do'n t-saoghal. A chaoidh na biodh sgàth òirnn romh fhulangas; 'an àite sin thoir dhuinn gur ann a bhios aighir òirnn airson a bhi airidh air fulang air do shon-sa.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

---

## VI. Stad.

*Veronica 'tiormachadh aodainn Iosa.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Mar a bha Iosa 'cumail air 'aghart 's e 'sruthadh le fallus a' bhàis, le truas ris, ghabh boirionnach àraidh romh 'n t-sluagh, agus thiormaich i 'aodunn le nèapaiginn. Mar dhuais air son a caoimhneis, dh'fhàg esan gu mìorailteach ìomhaigh 'aodainn dhiadhaidh air an nèapaiginn.

O Iosa, deònaich gu'n dean smaoineachadh air d'fhulangas ar taiseachadh le spiorad cràiteach, 's fuath agus graing a thoirt dhuinn air ar peacannan agus ar cridhe 'lasadh le barrachd gaoil dhutsa. Deònaich d'ìomhaigh a chàramh air ar n-ìnntinn, gus an atharraichear sinn gu d' choltas fhéin.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

## VII. Stad.

*Iosa 'tuiteam fo'n chrois an dàrna h-uair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Le cràdh nan lot, 's le 'bhi sìor-chall fala 's gach céum, thréig a neart Iosa 'rithist, agus thuit e ri làr fo'n chrois an dàrna h-uair.

O Iosa, thuit thu 'rithist ri làr fo eallach ar peacannan, 's ro-mhiad d'fhulangais air an son; O, cho ro-mhinig 's a chràidh sinn do chridhe naomh le 's n-ath-thuiteam cho tric 's a' pheacadh. O, thoir dhuinn gu'm b'fhearr leinn am bàs fhéin fhulang na mìothlachd a chur tuille ort.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

---

## VIII. Stad.

*Na mnathan naomh ag caoidh air son ar Slànair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Ri faicinn fulangas Iosa, ghabh mnathan àraid a bha 's a' chuideachda a' leithbid de thruas ris 's gu'n do thòisich iad air gal 'is caoidh gu follaiseach air a shon. Ach, le fios a bhi aig Iosa mar a dh'éireadh do dh-Ierùsalem a thaobh cùl a chur ris-fhéin, thionndaidh e riutha 's thuirt e: "A nigheanan Ierùsalem, na bithibh a' gal air mo shon-sa, ach guilibh air ur son-fhéin 's air son ur sliochd."

O Iosa, tha sinne 's bithidh sinn tuille a' caoidh gu cràiteach air do shon-sa 's air ar son-fhéin; air son d'fhulan-

gais agus air son ar peacannan a bu choireach ris. O, ionnsaich dhuinn a bhi cràiteach air sheòl 's gu'm faigh sinn comhfhurtachd, 's gu'n seachainn sinn am breitheanas uamhasach sin a tha 'feitheamh orrasan a chuireas cùl riut no 'ni dearmad ort 's a' bheatha so.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

---

## IX. Stad.

*Iosa 'tuiteam fo'n chrois an treas uair.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Bha Iosa 'nise gu 'bhi air mullach Chalbhari, ach mu'n d'ràinig e tur an t-àite 's an robhas a' dol g'a chéusadh, thréig a neart a rithist e, 's thuit e ri làr fo 'n chrois an treas uair; ach tharruing na saighdearan an-iochdor suas e, agus ghreas iad gu brùideil air 'aghart e.

O Iosa, as leth toillteanas an treas tuitim ro-phiantail so, tha sinn ag guidhe ort mathanas a thoirt dhuinn na 'r tuiteam cho tric 's na peacannan ciadna, agus na 'r leantainn cho buan orra; agus deònaich dhuinn gu'n dean smaoineachadh air d'fhulangas gràin na's mutha 'thoirt dhuinn air ar peacannan.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

## X. STAD.

*Aodach Iosa ga spìonadh dheth.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Ràinig iad mu dheireadh ionad na h-iobairte 's dh'ullaich iad gu Iosa chéusadh. Spìon iad 'aodach de 'cholainn chréuchdaich, agus bha Naomh nan naomh rùisgte 's na 'bhall-bùirt aig gràisg gun athadh, gun iochd.

O Iosa, is ann air son ar peacannan maslach a dh'fhuilig thu'n tàmailte so. Guidhimid ort gu'n spìonadh tu dhinn gach nàire as ar dleasnas, 's gach pròis 'is àrdan, agus gu'n ùmhlaicheamaid sinn-fhéin le 'r deòin 's a' bheatha so, air sheòl 's gu'n seachainn sinn nàire shìorruidh 's an ath shaoghal.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

---

## XI. STAD.

*Iosa 'ga thàirneachadh ris a' chrois.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Leig iad a' chrois a nis air làr, agus chaidh Iosa 'ruighe air a leaba-bhàis. A lamhan 's a chasan créuchdach thairg e fos-leth dh'a Athair air nèomh 'an éiric ar peacannan, agus do na saighdearan an-iochdor gus an tàirneachadh ris a' chrann gun tlus. Bhuaileadh na buillean ; bhrùchd an fhuil a mach.

O Iosa, a thàirneachadh ris a' chrois, fasdaidh ar cridhe

ris a' chrann-chéusaidh air sheòl 's gu'm bi e 'an tàthadh riutsa gu bràch gus an toir an t-éug a' bhuille-bhàis dhuinn, 's leis an ospaig dheireannaich gu'n liubhair sinn dhut ar n-anmannan.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

---

## XII. Stad.

*Iosa 'bàsachadh air a' chrois.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois, &c.

Trì uairean a dh-ùine thug Iosa 'n crochadh air na tàirnean; 'fhuil phrìseil a' sruthadh sìos le 'cholainn, 's a' braonadh air làr; agus cràiteach 's mar a bha 'fhulangas, thug e mathanas dh'a luchd-céusaidh, gheall e pàrras do 'n mhèirleach, agus chuir e 'Mhàthair bheannaichte fhéin 's a dheisciopul ionmhuinn fo chùram a chéile. Bha 'h-uile nì 'nise crìochnaichte; agus gu ciùin ag cromadh sìos a chinn, thug e suas an deò.

O Iosa, le faoilte naoimh glacaidh sinn a' chrois urramach sin air 'na dhearbh thu gus am bàs fhéin do ghaol dhuinn. Anns a' bhàs sin tha sinn a' cur ar n-uile-dhòchais. A so suas deònaich ar cridhe 'bhi daonnan 'an geall ort; agus an uair a's crìoch dhuinn, faigheamaid bàs a toirt gaoil dhutsa, agus eadar do ghlacaibh naomh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

## XIII. Stad.

*Iosa 'ga chur 'an uchd a mhàthar naoimhe.*

*V.* Tha sinn a' toirt aoraidh dhut, &c.
*R.* A chionn le d' chrois naoimh, &c.

Dh'fhàg co-thional an t-sluaigh mullach Chalbhari; cha d'fhuirich ach an deisciopul ionmhuinn 's na mnathan naomh. Dh'fhan iadsan aig bonn na Croise 'fiachainn ri furtachd a thoirt na 'trom-mhulad do Mhàthair dhubh-bhrònach Iosa. Thug Ioseph Arimathéa agus Nicodémus a nuas bhàrr na croise corp a Mic dhiadhaidh agus chuir iad na 'h-uchd e.

O thusa a bha do bhrón gun tomhas mar chuan gun chrìch, a Mhoire 'Mhàthair Dhé, deónaich dhuinn cuibh-rionn de d' bhròn air son fulangas do Mhic, agus biodh iochd agad ri 'r laigse. Dean cloinn dhut-fhéin dhinn maille ris an deisciopul ionmhuinn. Dearbh thu-fhéin 'ad Mhà-thair dhuinn; agus as do leth, gu'm b'e 'thoil-san a dheó-naich a bhi na 'mhac dhut, éisdeachd ri 'r n-ùrnaigh.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

---

## XIV. Stad.

*Iosa 'ga chàradh 's an uaigh.*

Thug na deisciopuil corp a Mic ghràdhaich á uchd a mhàthar, agus cháirich iad 's an uaigh e. Tha 'n uaigh air a dûnadh, 's a' cholann fuar marbh 'an tasgaidh ìnnte go uair a h-aiseirigh glòrmhoir.

Théid sinne cuideachd sìos do'n uaigh, O Thighearna, an

uair a's áill leatsa, mar is âill, agus far an áill leat. Do thoil naomh gu'n robh deante ; tilleadh ar collainnean peacach do'n ûir as an d' tháinig iad, ach a Dhia na mórthrócair, gabhsa greim de 'r n-anmannan neo-bhásmhor; agus an uair a dh'éireas ar collainnean a rithist bho na mairbh, gabh iadsan cuideachd a stigh do d' righeachd far an toir sinn gaol, onair, agus cliû dhut fad na sìorrachd. Amen.

Gnìomh aithreachais, &c. (slios 53.)

*Co-dhùnadh.*

*V.* Dh'umhlaich Crìosta e-fhéin air ar son gu bás,
*R.* 'S eadh bás na croise.

*Deanamaid ùrnaigh.*

Seall a nuas, tha sinn ag guidhe ort, O Thighearna, óirnne do theaglach : air son nach d' ath Iosa Crìosta ar Tighearna e-fhéin a liubhairt 'an lamhan a naimhdean, agus pian na crois' fhulang. A tha beó, etc.

